# LIST OF GAELIC BOOKS

*And Works on the Highlands*

PUBLISHED AND SOLD BY

## MACLACHLAN & STEWART,

BOOKSELLERS TO THE UNIVERSITY,

64 SOUTH BRIDGE, EDINBURGH.

---

A liberal discount allowed on orders for exportation or for private circulation.

---

| | s. | d. |
|---|---|---|
| M'Alpine's Gaelic and English Pronouncing Dictionary, with Grammar, 12mo, *cloth*, | 9 | 0 |
| ... Ditto ditto *half bound calf*, | 10 | 6 |
| ... Gaelic and English, separately, *cloth*, ... | 5 | 0 |
| ... English and Gaelic, separately, *cloth*, ... | 5 | 0 |
| M'Leod and Dewar's Gaelic Dictionary, 8vo, *cloth*, | 10 | 6 |

---

| | | |
|---|---|---|
| Alleine's Alarm to the Unconverted, ... ... ... | 1 | 6 |
| ... Saint's Pocket-Book, *cloth*, 1s. *sewed*, | 0 | 6 |
| Almanac for 1875, ... ... ... ... ... ... | 0 | 6 |
| Assurance of Salvation, 18mo, *sewed*, ... ... | 0 | 6 |
| Baxter's Call to the Unconverted, 18mo, *cloth*, ... | 1 | 6 |
| ... Saint's Rest, translated by Rev. J. Forbes, | 2 | 6 |
| Beith's Catechism on Baptism, 18mo, *sewed* ... | 0 | 1 |
| Bsble in Gaelic, 8vo, *strongly bound in calf*, ... | 7 | 6 |
| Boston's Fourfold State, 12mo, *cloth*, ... ... ... | 4 | 0 |
| Bonar's (Rev. Dr H.) Christ is All, 18mo, *sewed*, | 0 | 3 |
| ... God's Way of Peace, ... ... ... ... | 1 | 0 |
| Buchannan (Dugald) of Rannoch's Life and Conversion, with his Hymns, 18mo, *cloth*, ... | 2 | 0 |
| ... The Hymns, separately, 18mo, *sewed*, ... | 0 | 3 |
| Bunyan's Come and Welcome, 18mo, *cloth*, ... | 2 | 0 |
| ... World to Come, or Visions from Hell, *cloth*, | 1 | 6 |
| ... Grace Abounding, 18mo, *cloth*, ... ... | 2 | 0 |
| ... Pilgrim's Progress, (*three parts*) *cloth*, ... | 2 | 6 |
| ... Do. do. (*two parts*) 12mo, 1840, | 2 | 0 |
| ... Water of Life, 18mo, *cloth*, ... ... ... | 1 | 0 |

---

| | s. | d. |
|---|---|---|
| Bunyan's Sighs from Hell, 18mo, *cloth*, ... ... | 2 | 0 |
| ... Heavenly Footman, 18mo, *cloth*, ... ... | 1 | 0 |
| ... Holy War, 18mo, (*in the Press*), ... ... | 2 | 6 |
| Burder's Village Sermons, 18mo, *cloth*, ... ... | 1 | 6 |
| Campbell (Donald) on the Language, Poetry, and Music of the Highland Clans, *with Music*, | 7 | 6 |
| Catechism, Shorter, 1d. Gaelic and English, | 0 | 2 |
| ... Mother's, 1d. Gaelic and English, | 0 | 2 |
| ... Shorter, with Proofs, ... ... ... ... | 0 | 1½ |
| ... Brown's Shorter, for Young Children, | 0 | 1 |
| Confession of Faith, fcap. 8vo, *cloth*, ... ... ... | 2 | 6 |
| Dairyman's Daughter, *sewed*, ... ... ... ... | 0 | 4 |
| Dàn an Deirg agus Tiomna Ghuill, (Dargo and Gaul) with a new Translation, Notes, and Introduction, by C. S. Jerram, ... ... ... ... ... | 2 | 6 |
| Dewar's (Rev. Dr.) The Gaelic Preacher, 8vo, ... | 0 | 4 |
| Doctrine and Manner of the Church of Rome, ... | 0 | 3 |
| Doddridge's Rise and Progress, 12mo, *cloth*, ... | 3 | 0 |
| Dyer's Christ's Famous Titles, 18mo, *cloth*, ... | 2 | 6 |
| Earle's Sacramental Exercises, 18mo, *cloth*, ... | 1 | 6 |
| Edwards' (Rev. Jonathan) Sermon, *sewed*, ... | 0 | 2 |
| Elegy on Dr Macdonald of Ferrintosh, 12mo, ... | 0 | 6 |
| English Poems, with Gaelic Translations, arranged on opposite pages, 12mo, *Part 2*, ... ... | 1 | 6 |
| Finlayson (Rev. R.) Brief Sketch of the Life of, by Rev. J. Macpherson, 18mo, *cloth*, ... | 1 | 0 |
| Flavel's Token for Mourners, 18mo, *cloth*, ... | 1 | 0 |
| Forbes' (Rev. J.) Baptism and the Lord's Supper, | 0 | 4 |
| ... An Lochran: Dialogues regarding the Church, | 0 | 6 |
| ... Long Gheal: The White Ship; a Spiritual Poem, | 0 | 4 |
| Gael (The), a Monthly Gaelic Magazine, 6s. a-year, or each No. | 0 | 6 |
| Gaelic First Book, 18mo, 2d.; Second do. ... | 0 | 4 |
| Gaelic Spelling-Book, 18mo, *cloth* ... ... ... | 0 | 6 |
| Gaelic Tracts, 50 different kinds, *sorted*, for ... | 2 | 6 |
| Gaelic Tracts, 8 sorts, ... ... ... ... 100 for | 1 | 0 |
| Grant's (Rev. Peter) Hymns, 18mo, *cloth*, ... ... | 1 | 6 |
| Guthrie's Christian's Great Interest, 18mo, *cloth*, | 2 | 0 |

# THE WORLD TO COME;

OR

# VISIONS OF HEAVEN AND HELL.

BY

JOHN BUNYAN.

"And Jesus said unto him, Verily I say unto thee, To-day halt thou be with me in paradise."—Luke xxiii. 43.

"For God shall bring every work into judgment, with every secret thing, whether *it be* good, or whether *it be* evil."—Eccles. xii. 14.

EDINBURGH:

MACLACHLAN AND STEWART.

MDCCCLXXIII.



# AN SAOGHAL A TA RI TEACHD;

NO

# SEALLAIDHEAN NÉIMH AGUS IFRINN.

LE

IAIN BUINIAN.

---

"Agus thubhairt Iosa ris, Gu deimhin tha mi'g ràdh ruit gu'm bi thu maille riumsa an diugh ann am pàrras."—Luc xxiii. 43

"Oir bheir Dia gach obair chum breitheanais, maille ris gach ni diomhain *ma's* math, no *ma's* olc e."—Ecles. xii. 14.

---




DUNEIDEANN:

MAC-LACHUINN AGUS STIUBHARD.

MDCCCLXXIII.

## DO 'N LEUGHADAIR.

---

A Leuchadair Chriosdail,

'S e buannachd spioradal t'anma th'ann am bheachd ann a' bhi sgrìobhadh na th'air a' chur sìos anns an Leabhar bheag so, chum le bhi foillseachadh glòir nam flaitheas do shùilean t'inntinn, gu'm biodh do cheudfaithean agus t'iarrtasan air an gluasad suas gu roghainn a' dheanamh dheth mar t'ionmhas is ro luachmhoire, agus mar sin far am " bi t'ionmhas bithidh do chridhe mar an ceudna:" agus, theagamh, gu'm beil urrad air a' ràdh an so air son ceudfaithean t'inntinn a' ghlacadh 'sa th'air a sgrìobhadh an àit' air bidh eile air a' phuing so ; agus a dh'fhaodas, tre bheannachadh Dhé, iarrtas a' dhùsgadh annad an deigh an t-sonais mu'm beil iomradh air a' dheanamh an so, 's a bheir thu fadheòigh gu bhi ga mhealtainn gu siorruidh.—Cha 'n eil mi, gu dearbh' a' gabhail os-làimh mion-chunntas a' thoirt uime, (oir cha 'n eil e soilleir fathasd ciod a bitheas sinn) ach tha dòchas agam gu 'm faigh n'a th'air a' chur sìos an so, ùghdarras o fhacal Dé, chum a leigeadh ris c'àit' am beil nàdur ar sonais, gu h-àraid a' co-sheasamh, le bhi toirt freagradh do na ceisdibh is doilleire, agus is deacair' mu thiomchioll, a réir facal na fìrinn.

Agus do bhrìgh gur e gràdh, agus dùrachd, na sgiathan leis am beil an t-anam ag éiridh suas chum nam flaitheas, cha 'n eil mi 'n teagamh nach fhaigh an t-anam cràbhach an so, na feartan tarrainn a ni thàladh an deigh cusbairean nèamhaidh, ionnan agus gun fhios: oir ciod is mò a' chuireas na càileachdan inntinn ann am beò-chleachdadh no dùrachd air son a bhi 'g amharc air an oirdhearcas bhith-bhuan dhealrach sin, a tha uile gu léir cho taitneach 's gu'n iarramaid e; agus mu'm beil an eaglais ag ràdh, " gur maisich e na clann nan daoine !" Agus, ma bha e mar sin an laithibh irioslachd, cia cho mòr sa tha' ghlòir a nis' air a chrùnadh air a rìgh-chathair le glòir agus onair, mar tha 'n t-abstol chum nan Eabhruidheach ag innseadh?

Ach ged a tha nithe glòrmhor air aithris mu bhaile Dhé, a th' air a leigeadh ris dhuinn mar oirdhearcas bith-bhuan, agus aoibhneas iomadh linne ; gidheadh, an deigh an iomraidh is farsuinne, is éiginn dhuinn aideachadh an uair a thig sinn do na flaitheas, mar a rinn Ban-righ Sheba, 'nuair a chunnaic i glòir Sholaimh, " Nach robh a leth air aithris duinn."

Gidheadh, tha ni 's leòir ann chum ar cridhe chumail ann am beò-chleachdadh, agus ar ceudfaithean éigneachadh chum 's gu'n glaodh sinn a mach maille ri Daibhidh, " Cia sgiamhach do phailiunn, O, Thighearna nan sluagh !" Agus mar a tha gràdh agus dùrachd g'ar tarrainn an deigh na nithe a tha sinn a' meas maiseach agus ionmhuinn, is amhuil a tha eagal mar an

ceudna 'na bhuaidh de 'n anam, leis am beil e seachnadh, agus a teicheadh o na nithe a tha e meas a bhi olc; agus tha 'n lasan so ag oibreachadh cho laidir ann an cuid de dh'anmanan, 's a tha gràdh agus dùrachd ann an cuid eile. Agus dhaibhsan faodaidh taisbeanan na h-ifrinn a bhi cho feumail chum eagal a chuir annta uaithe, sa bhitheas taisbeanan nam flaitheas de chuid eile chum an tarrainn ann. Ann an so faodaidh tu, mar gu 'm b'eadh, do chluasan a chur ri beul Thopheit, agus tuireadh dubhach, brònach, nan truaghanan caillte a chluinntinn, a thug iad féin gu truaighe bithbhuan, le bhi gu faoin an tòir air toilinntinnean peacach, agus a tha nise ro luath a' caoidh na nithe a tha ro anmoch air son an leasachadh; thigeadh dha sud, a bhi mar cho liugha comharradh cuain dhaibhsan a tha glic, chum na nithe ud a thoirt fainear, gu bhi a' toirt rabhaidh do mhuinntir eile, a leithid do léir-sgrios siorruidh a sheachnadh.

Tha 'n t-Abstol a' sgrìobh chum nan Eabhruidheach ag innseadh dhuinn, "air do Noah bhi air a ghluasad le eagal, gu'n d' ullaich e àirc chum a theaghlach a thearnadh;" agus mas e gu'n gluais eagal piantan na h-ifrinn (a th' air an leigeadh ris cho soilleir ann an so,) anam air bith gu teicheadh chum na h-àirc, Iosa Criosd, a' los gu'n seachainn e an fhearg a tha ri teachd, bithidh e 'na thròcair do-labhairt.

Agus na tuisleadh neach air bith a chionn gu'm beil na nithe so air an toirt seachad

fo shàmhla bruadair; oir cho fad 's a tha 'n fhìrinn air a cur sìos an so a' co-aontachadh ri fior choltas a' chreideimh, faodaidh am modh air am beil i air a cur a bhi air a ghiùlan. Rinn mis' ann an so mar is gnàth leis na leighichean an ìoc-slaint leighis a chur ann an soitheach maiseach, chum a bhi ni 's taitniche r' a h-òl leis na h-easlaintich; agus mar a bha 'n t-slighe dh'ionnsaidh nèimh air a meas cho taitneach fo shàmhla bruadair, c'arson nach biodh ceann na slighe air a mheas mar an ceudna fo shàmhla taisbean?—C'arson nach biodh e ni bu ro-thaitniche agus gur e a' chrìoch is ro urramaiche no na meadhonnan, agus na flaitheis no 'n t-slighe bheir ann sinn? Choinnich an Criosdaidh iomadh cruaidh-chas air a thuras, ach ann an so tha iad uile thairis; agus tha na h-uile storm agus doireann air an tionndadh gu ciùine.

Na fanamaid an so ni's fhaide ma ta, ach éireamaid suas do'n àit' ud, air sgiathibh òir creideimh agus gaoil: "Oir faic, tha 'n geamhradh seachad, tha 'n t-uisge thairis, dh' imich e roimhe, chithear na blàthan air an talamh, tha àm seinn nan eun air teachd, agus cluinnear guth an turtuir 'n ar tìr; seadh, tha m' Fear-nuadh-pòsda beannaichte ar 'n anma ga 'r gairm; Eirich, m' aon ghràidh, m' aon mhaiseach, thig air fàlbh." Agus, a leughadar, se gu 'n dean thusa deifir gun dàil iarrtas agus ùrnuigh dhùrachdach

Fìor charaid dìleas t' anma,

IAIN BUINIAN.

# ROIMH-RÀDH.

'Nuair a tha muinntir an-diadhaidh cucorach air dol air an aghaidh ann an slighe a' pheacaidh, gus a ruig iad an ceum sin anns an gann a dh'fhaodas iad earbsa bhi aca gu 'm faigh iad mathanas, is gu'm beil aobhar ac'a bhi fo eagal o cheart bhreitheanas Dé air son am peacannan, uime sin tha iad a' rùnachadh nach biodh Dia idir ann gu peannas a' dheanamh orra, ni air leo bhiodh dhaibhsan 'na bhuannachd: mar sin tha iad a lion ceum a's ceum a dearbhadh orra féin nach eil Dia idir ann, agus tha iad g' an suigheachadh féin air cnuasachadh chum am bairealan a chumail suas le co-reusonachadh gus an dearbh iad na nithe a' tha iad toileach a chreidsinn. 'S ann air a h-aon de na brùidean so ; (oir is gann is airigh iad air ainm dhaoine) a bha mise gu mi-shealbhach eòlach ; fear a bhiodh daonnan a' sparradh orm, nach robh aon chuid Dia no diabhol ann, nèamh no ifrinn, agus nach robh anns na nithe ud ach innleachdan amhain, a' dhealbhadh le luchd-riaghlaidh a bha 'n geall air an t-saoghal a chumail fo 'n uachdaranachd féin ; ceart (ars

esan) mar a bhios sinne bruithinn mu bhòcanan chum eagal a chuir air clann. Cha b' ann gun chrith agus gun uabhas a chuala mi na nithe ud air tùs, agus air son sin bu tric a dh'fhàg mi e 'nuair a thoisicheadh e air na puing-ean ud; ach air dha bhi ghnà a' còmhradh rium mu 'n timchioll, bhuadhich e orm fa-dheireadh, gun a bhi toirt fainear ciod am bonn a bha aig' air son na nithe uda bha e daonnan a' cumail a mach; agus o 'n àm sin bha m' inntinn fo imcheist le leithid do mhi-riaghailt agus de dhòrchadas 's gur gann a b' urrainn mi a ghiùlan, oir cha robh fios agam cionnus a dheanainn m' inntinn a thoileachadh leis na fìrinnean a thais-bean dhomh roimhe so le dearbheachd shoill-ear, cha b' urrainn mi smuainteachadh nach robh Dia ann ach leis an uabhas bu mho; fòs, chuir mi 'n teagamh an fhìrinn gu 'n robh e ann, ach air son sin uile cha tugainn thairis dhòchas ri nèamh ged gheibhinn an saoghal gu léir, gidheadh bha e mar cheist orm an robh leithid de dh' àite no do staid idir ann; agus chuir mi 'n amharas gu 'n robh ifrinn ann, ged a shaoil leam gu 'n robh a lasraichean a grad lasadh 'nam aodann anns a' cheart uair. Bha mi mar so ann an aimhreit agus an easaontachd inntinn; agus air mo dhùnadh a steach ann an aimlisg mhi-riaghailt, air nach b' urrainn mi dorus fhaotainn gu teachd a mach as. Chaidh mi mar so fo mhòr imcheist a dh' ionnsaidh mo charaide meallta, d' fheuchainn

ciod an sòlas a bheiridh e dhomh, ach (bha so coltach ri Saul an uair a chaidh e chum na bana-bhuitseich ann an Endoir 'nuair a thréig Dia e) 's ann a chuir e mi ann an tuille luasgain inntinn, an àite mo mhisneachadh, is ann a bha e deanamh gàire fanaid ri m' eagal, agus ag ràdh gu 'n robh truas mòr aige ri mo laigse, agus e ga chumail féin suas le subhachas anns an t-saorsa bha e mealtainn. 'S e bha e 'g ràdh, nach robh eagalan gruamach na staide bha gu teachd, no cunntas dheireannach idir a' cuir bruaidhlean air, agus gu'm be Nàdur ban-dia mhòr an domhain, agus mar sin gu 'n robh e air a riaghladh lea-san; agus nach robh cùram sam bith air ach cionnas a bhiodh e beò ann an so, a chum is 'nuair a bhiodh a chré air a bheothachadh a rithist, gu 'm biodh e air a' chur ann an seòrsa crutha sgiamhach eile: ach bha e 'g ràdh gu robh so mar an ceudna, ann an tomhas mòr, a réir an aite 's am biodh e air adhlaiceadh; oir, na 'm bitheadh e air a thiodhlaiceadh ann an eaglais, no ann uaigh-lic' fo'n talamh, gu 'n robh e so-dheanta gu 'm biodh a dhuslach air a thiondaidh gu damhanan-allaidh, mialan-màgach, no naithrichean-nimhe —agus mar sin gu'm be a dhùrachd gu 'm biodh e air thiodhlaiceadh ann an raon, no lios, chum 's gu 'm fàsadh a dhuslach suas na' flùraichean dealbhach, gucagach, agus gur e sin a mhàin an sonas bu mhò a bha e cuir air leth dha féin; uime sin gu 'm bu mhath leis gu 'm

bitheadh na spioradan agus gach nith eile dhe an robh e air a dheanamh suas, air an cur gu dìchiollach anns gach ghnè mhaise nàdurrach: agus a thuilleadh air sin bha e 'g ràdh, air son na bha dh'fhios aige-san, air an atharrachadh a bha nàdur a' deanamh air na beo-bhithibh, gu 'm faodadh e tachairt ann an linn an deigh so, gu'm biodh e air a chur ann an cruth duine a rithist, mar a bha e creidsinn a bha e o cheann iomadh linn roimhe so.

Rinn mi na sgriobturan a' thoirt an aghaidh nam barailean dorcha neo-thuigseach so a bh' aige; ach chuir e 'n aghaidh nan sgriobturan, ag ràdh gu 'm b' innleachdan iad, a bha luchd-staid a cleachdadh chum an crìochan féin a thoirt mu'n cuairt; agus, ars esan, air son a bhi dearbhadh gu'm beil Dia ann, leis na sgriobturan, cha 'n 'eil e ach ceart ionnan 'sa bhi dearbhadh ceud thùs nan sgriobturan o bhith Dhé.

Air do'n chainnt so mo chur ann an tuilleadh amharais, dh' fhàs mi cho anshocrach is gu'n robh mo bheatha na h-uallach dhomh; bha eagal orm creideas a thoirt do na smuaintean mall-aichte ud, ach gidheadh bha iad daonnan a ruith 'nam inntinn; 's b'fhearr leam mìle uair nach cuala mi riamh iad, gidheadh bha iad a ghnà ann am shealladh. "Ciod," arsa mise, rium féin, "am beil ann am uile dhùil ri nèamh ach faoin dòchas?"

An d'rinneadh séirbheis leam do Dhia an diomhanas? No an do shaoi mi a mhàin 'nam

inntinn, gu 'n robh e ann, agus nach eil a leithid ann idir? Tha e do-dheanta dhomh innseadh an cruaidh-ghleachd a mhothaich mi 'nuair a thug mi slighe réidh do na smuaintean ud, a bha gu minig a' greimeachadh rium le tuille neart, gus na chuir iad mi fa-dheòigh, a dh'ionnsaidh a' cheum mu dheireadh do dh' an-dòchas.—C'arson a tha mise a' fantainn eadar da bharail (ars mise rium féin,) nach fearr crìoch a chuir air a' bheatha thruaigh so, agus fìrinn na cùise ud a dhearbhadh?

Mar so rùnaich mi cuir ás domh féin, agus a chum na crìche sin, chaidh mi mach aon mhadainn do choille a bha fagus domh, far an do shònraich mi an droch rùn fuilteach so a chuir an gnìomh, ach anns a' cheart uair an robh mo làimh gu bhi anns a' chionnt, shaoil leam gu 'n cuala mi cagair uaigneach, ag radh, "O Epenetuis, na tilg thu féin ann an truaigh neo-chrìochnach, gu toileachas a' thoirt do nàmhaid t'anma; daighnichidh a' bhuile bhàsmor sin a tha thu dol a' thabhairt dhut féin do dhìteadh siorruidh; oir ma se is gu'm beil Dia ann, mar is fior gu'm beil, cionnas as urrainn thu dòchas bhi agad gu 'n dean e tròcair ort, 'nuair a tha thu gu toileach a' dol a sgrios iomhaigh-san?" Cia as a thainig an cagair diomhair so, cha b' fhios domh, ach tha mi a' creidsinn gum b'ann o Dhia a bha e; oir thainig e le leithid de chumhachd, is gu 'n tug e orm am ball-deis' a bh' agam chum mi féin a mhilleadh

a thilgeadh uam, agus d' fheuch e dhomh ann an tiotadh an eucoir a bha mi gu dheanamh orm féin. —Thug uabhas a' ghniomh' oillteil so a ruìnich mi air m' uilt criothnachadh, air dòigh is gur gann a b' urra' mi seasamh; agus bha 'n t' àite cianail anns na shònraich mi mi-fein a' sgrios air a nochdadh dhomh ann an sealladh cho uabhasach, is neach d' fhaod mi gun aideachadh gur ann le cumhachd spioradail neo-fhaicsinneach eigin a bha mi air mo shaoradh, agus a thainig cho tràthail a chum mo dhion; agus air son na comain' a chuir e orm, thug mi taing dha mar so agus mi tuiteam sìos air mo ghlùinean:—

" O Chumhachdaich bhith-bhuain neo-fhaicsinneich! a tha 'g amhairc uile ghnìomhan an duine, ged nach fhaicear leis-an thu, a chùm mise nis' air m'àis o t' iomhaigh a sgrios, tha mi gu h-umhal a' toirt buidheachais dhut; tha, O thusa a Bhith rìoghail, a thug bith do gach uile bheò eile, tha mi a' toirt taing dhut gu'm beil mi fathasd beò, agus comasach a bhi 'g aideachadh gu'm beil do leithid 'a' bhith ann: O! na falaich do ghnùis uam, ann an neòil tiugh' de dhorchadas, ach soillsicheadh grian na glòire orm, chum 's gu 'n caith i air falbh doillearachd dhorcha m' anma, air chor is nach cuir mi ni's mò an teagamh do bhith, no t' uile chumhachd, a mhothaich mi air modh cho soillear aig an àm so."

An sin air éiridh dhomh, chaidh mi agus shuidh mi air bruaich, air do m' inntinn a bhi ann a mòr ghluasad le smuaintean urramach air a mhathas bhith-bhuan, a theasairg mi cho caoimhneil o shloc uabhasach an léir-sgrios shiorruidh, san robh mi ullamh gu mi féin a thilgeadh. Agus a nise shaoil leam nach b' urrainn mi ach a bhi 'gabhail iongantais ri m' aineolas féin air son a bhi cur an teagamh gu 'n robh Dia ann, nith air an robh na h-uile creutair 'nam fianaisean, a thuilleadh air dearbhadh cogais dhaoine féin' a bha ni bu shoilleire no mìle do dh'fhianaisean eile.

Nise, am feadh a bha mi 'n am shuidhe air a bhruaich a beachd-smuainteach air na nithe ud, bha mi gu h-obann air mo chuartachadh le solus glòrmhoir cho ro dheallrach is nach fhaca mi riamh a leithid, chuir e araon iongantas agus uabhunn orm; agus, am feadh, a bha mi fo ioghnadh cia as a thainig e, chunnaic mi sealladh glòrmhoir a teachd d' am ionnsaidh, mar chruth duine, ach air a chuartachadh le boillsgeanan dealarach do sholus glòrmhoir, a bha do-labhairt soilleir a dealrachadh uaithe mar a bha e teachd; bha mòr uabhas 'na ghnùis, ach gidheadh, air a mheasgadh le aoidh cho suilbhir 'sa rinn anabarrach maiseach e 'n am shealladh, agus a thug dhomh mar an ceudna nith-eigin de dhòchas nach ann mar nàmhaid a bha e teachd d' am ionnsaidh; ach fòs cha robh fhios agam cionnus a dheanainn a mhòr-dhealradh fhul-

ang; uime sin air dhomh oidhirp a thoirt gu seasamh air mo chasan, mhothaich mi gu 'n do chaill mi mo neart, agus mar sin thuit mi sìos air m' aghaidh chum na talmhainn; ach, le còmhnadh caoimhneil a ghàirdeanan, thogadh suas mi air mo bhuinn a rithist, agus chuireadh nuadh neart annam, agus 'nuair a mhothaich mi sin, labhair mi ris a chruth shoilleir a bha fa 'm chomhair, ag ràdh, O Fhir-shaoraidh dhealraich, a chur mar so neart ann am chorp fann, agus a dh-aisig mi gu beatha, cionnus a nochdas mi dhut taingealachd, agus ciod e an dòigh air an dean mi aoradh dhut?

Fhreagair e mi araon le mòralachd agus tairisneachd, "Ioc t'aoradh do dh-ùghdar do bhith, agus ni h-ann dhomhsa, nach 'eil ach am chochreutair a th' air mo chur leis an Tì sin, a bha thus' o cheann ghoirid ag aicheadh a bhith, a chum stad a chuir ort o thuiteam anns an leir-sgrios shiorruidh anns an robh thu dol ga do thilgeadh féin.

Bhuin so ri 'm chridhe le leithid do gheur mhothachadh air mo neo-fhiùghalachd féin is gu 'n leagh m'anam an taobh a staigh dhiom, agus cha b' urrainn mi gun ghlaodh amach, O cia cho mi-fhiùghal sa tha mis' air an deaghghean agus air an iochd so uile a' th'air a' nochdadh dhomh?

Fhreagair an teachdaire nèamhaidh mi, ag radh,—"Cha 'n eil an t-Uile-cumhachdach a toirt do mhi-fhiùghalachd-sa fainear, an uair a

tha e nochdadh tròcair, ach se a tha e tabhairt fainear a mhaitheas gun tomhas, agus a ghràdh do-rannsaichte féin: chunnaic e na bha do ghamhlas aig ard eascaraid anmanan dhut, agus cho iarrtach 's a bha e air do sgrios; agus leig e leis a dhol air aghaidh le dòchas buaidh a thoirt ort, ach bha e ga do chumail suas le a chumhachd diomhair; agus an uair a bha an diabhol an dòchas cinnteach gu 'n robh thu aige, bhris an ribe agus theich thusa." Thug na briathran ud orm labhairt amach le aoibhneas do-labhairt drùighteach mar so—

O! doimhne a ghràidh so co 's urrainn aithris?
Shaor m' anam bochd a bha gu teann dol thairis;
Glòir agus moladh, do m' Fhear-saoraidh mòr,
Seinnidh mi gu suthainn sìor a chliù 's a ghlòir!
Air son, 'nuair bha mi air bruaich sgrios siorruidh,
Gun thiorc e m' anam truagh o' uilc an diabhoil
Ach a nis' is aithne dhomh (cliù dhut a's glòir,)
Gur tu 'n Tighearna Dia, seadh, an Dia ro mhòr!

*Aingeal.* 'S ann (ars an aoidh nèamhaidh, le gnùis shuilbhir) a chum 's nach cuir thu an amharus cinntichead firinn nithe siorruidh ni's mò, tha mise air teachd gu dearbhadh a' thabhairt dhut orra; cha 'n ann amhain le creideamh, ach le sealladh mar an ceudna: oir feuchaidh mi dhut nithe, air nach d' amhairc sùil bhàsmhor riamh; agus chum na crìche sin, bithidh do shùilean air an neartachadh, agus air an deanamh comasach gu bhi 'g amharc chuisbairean spioradal.

Bha mi fo mhòr ioghnadh leis a' chainnt iongantaich so a' labhair an t-aingeal, agus bha mi fo amharus nach bithinn comasach na nithe ud a ghiùlan, uime sin thubhairt mi ris, " O, mo Thighearn! co a tha comasach amharc air a leithid sin do shealladh?"

Fhreagair esan, agus thubhairt e, " Bithidh aoibhneas an Tighearn 'na neart dhut." Agus an uair a thubhairt e so, ghabh e gréim dhiom, ag radh, " Na biodh eagal ort, oir tha mis' air mo chur chum nithe 'nochdadh dhut nach fhac thu roimhe :" agus mu 'n do mhothaich mi, bha mi fada os-ceann na talmhuinn, àite a chunnaic mi ro bheag agus gun diù, an coimeas ris an tìr dhealraich chum an robh mi nis' air teachd.

An sin thuirt mi ri m' fhear-iùil dealrach, " O na biodh miothlachd air mo Thighearn, ma dh' fheòraicheas mi ceist na dhà dhiot.

Fhreagair e, 'g radh, " Abair romhad: se sin m' obair, na nithe a dh' fheòraicheas tu dhiom a' fhreagradh, oir tha mis' am spiorad frithealaidh, a tha air mo chur amach chum frithealadh dhuts agus dhaibh-san uile a bhios na 'n oighreachan air slàinte."

An sin thuirt mi ris, gu'm bu mhath leam fios fhaotainn uaithe, ciod e am ball dubh a bha mi' faicinn an sud cho fada fotham, agus a bha fàs ni bu lugh is ni bu lugh, mar a b' aird is mar a b' aird a bha mi 'g éiridh suas, agus a bha mòran ni bu dorch' ann am shealladh 'nuair a thainig mi do 'n dùthaich shoilleir so.

'Se am ball beag sin (ars m' fhear-iùil) a tha nise cho dorch' agus cho suarrach ann ad bheachd, an saoghal anns an robh thu a chòmhnuidh o cheann ghoirid: faodaidh tu fhaicinn ann an so, cho beag 's a tha 'n saoghal ud uile, air son am beil cho liugha neach a' saoìthreachadh gun sgìos, agus a' caitheamh an neart, agus an ùine, chum beagan dhe a chosnadh. 'S e sud am ball beag talmhuinn a th' air a roinn agus air ath-rionn na iomadh rìoghachd, agus air son am bheil a leithid do dhaoidhearachd ghraineil uabhasach, agus do mhortadh fuilteach mi-nadurra air a chur an gnìomh chum aon dhiu a chosnadh. Seadh, se sud am ball beag talmhuinn, air son na chuir cho liugha am beatha an cunnart agus chum a' chuibhrionn bu lugha dhe a bhuannachd, a chaill gu cinnteach am beatha, agus an anmannan prìseil neo-bhàsmhor mar an ceudna; a bha cho ro luach-mhor, 's gu 'n d' innis Prionnsa na Sìthe dhuinn, " Ged a bhuannaicheadh duine an saoghal uile, nach deanadh e suas call cho mòr." Agus se an amaideachd, 'n t-aobhar nach eil iad ag amhairc air nithe is airde: oir mar a thug thu fainear cheana mar a bha thu teachd anuas ni b' fhaguis air an ionad so, bha 'n saoghal a' fàs ni bu lugha, agus ni bu shuar-aiche, ann ad bheachd; agus bithidh e mar sin do na h' uile a gheibh le creideamh an cridhe, os a cheann. Oir, na 'm faiceadh clann-daoine an saoghal ceart mar a ta e, cha bhiodh iad ga

mhiannachadh mar a tha iad a nis : ach tha iad, mo thruaigh! ann an dorchadas; agus, ni 's measa no sin, is ionmhuinn leo a bhi siubhal ann. Oir ged a thainig Prionns' an t-Soluis nam' measg, agus ged a d' fheuch e dhaibh fior sholus na beatha (mar tha e fathasd a deanamh le 'mhinisteir,) gidheadh tha iad a dol air an aghaidh anns an dorchadas, agus " cha 'n àill leo teachd chum an t-soluis, do bhrìgh gu 'm beil an gniomharan olc."

*Ephenet.* Dh' fheòraich mi dheth mar an ceudna, Ciod iad na mòr chuideachdan de chruthaibh uaraidh dubha a bha 'n sud ag itealaich anns an adhar os-ceann an t' saoghail, s' a chuireadh mòr eagal orm gu cinnteach, mar biodh gu 'm faca mi 'nuair a bha thusa gabhail seachad orra, gu 'n do theich iad air falbh : theagamh gur ann a thaobh 's nach robh iad comasach am mòr dhealradh leis am beil thus' air do chòmhdachadh a ghiùlan?

*Aingeal.* Fhreagair e mi, 'g radh, 'S iad sud na spioradan a thuit o 'n ceud staid, agus a bh' air an tilgeadh sìos o na flaitheis air son an ceannairc agus an ardain, 's a tha nis' air am fògradh anns an iarmailt le òrdugh an Uile-chumhachdaich, agus air an ceangal le slabhraidhean dorchadais fa chomhair breitheanais an làtha mhòir. Agus uaidh sin tha iad air an' leigeadh sìos chum an t' saoghail, gu dearbhadh a phobuill taghta, agus chum dìteadh nan eacorach. Agus ged a tha thusa nise ga 'm faicinn

'nan cruthaibh uaraidh dubha, gidheadh bha iad 'nuair a chruthaicheadh iad na mic do 'n t' solus, agus air an còmhdachadh le trusganan glòrmhor dealrach, mar a tha thu faicinn ormsa. Agus ged a b' e duais am peacaidh gu 'n chailleadh iad a' mhais ud, tha iad air an lìonadh le coraich agus gamhlas an aghaidh an Dé a ta siorruidh beannaichte, agus tha iad a ghnàth fo eagal roimh 'chumhachd agus a mhòrachd-san, agus ann am fuath iomlan da: ach air dhaibh an glòir agus an neo-chionntas a chall, teichidh iad o na spioradan a ghléidh an ceud ionracas, agus tha iad a ghnà umhal do 'n Cruithear mhòr, agus air an daighneachadh anns an ùmhlachd sin le Mac beannaichte Dhé.

*Ephenet.* Ach, O! Fhir-iùil bheannaichte, innis dhomh, am beil dòchas sam bith aca a bhi air an réiteach' ri Dia a rithist an ceann ùine, no mar as lugha, aig cuid araidh dhiu?

*Aingeal.* Cha 'n 'eil, cha 'n 'eil idir, (ars esan), tha iad caillte gu siorruidh, oir 's iad-san a pheacaich air tùs, agus cha robh cusbair-buairidh aca, agus bha iad uile air an tilgeadh sìos o nèamh ann an aon uair. Agus, osbarr, cha do ghabh Mac Dhé am Mesiah beannaichte trid am beil slàinte amhain r'a faotainn, air féin nàdur nan aingeal ach dh' fhag e na h-ainglean a thuit chum an sgrios, cha do ghabh e air féin ach nàdur shliochd Abrahaim amhain. Agus is ann air an aobhar sin a tha leithid de mhòr

ghamhlas aca do chlann nan daoine, is duilich leo gu 'm beil iad 'nan òighreachan air nèamh, agus iad féin a bith fo bhinn dìtidh na h-ifrinn.

Mu'n àm so rainig sinn os-ceann na gréine, aig am beil a cuairt mhòr agus ghlòrmhor tuilleadh a's ceud uair na's mò n'an talamh, agus a dian ruith le luathas cho treun ma thimchioll na h-uidhe anns na shuidhicheadh i 's gu'n saoilte do-chreidsinn e r' a aithris. Dh'-innis m' fhear-iuil dhomh gu'm b'e an răth mòr anabarrach teine a bha 'n sud an crochadh, aon de dh' obraichean cumhachdach Dhé, agus a bha carachadh cho grad is gu 'n siùbhladh e ceud mìle de mhilltean an ùine cho goirid ri uair. Agus gidheadh bha i daonnan gu'n stad a' ruith a cuairt gu riaghailteach na cùrsa laithail, agus bliadhnail; cho anbarrach maiseach 'na cruth is nach b' urrainn mi amharc oirre, mar be gu'n robh mo shùilean air a mòr neartachadh: agus cha be iongantas bu lugha na rionnagan mòra cruinne de theine d'an goir sinne na reulltan seamach, a tha deich mìle thar fhichead do mhìltean os-ceann na gréine, us a tha cho ro ard is nach fhaic sinn iad ach mar choinnlean laiste ged a tha gach aon dhiù mòran ni 's mo na 'n talamh; agus na tuiteadh ach a h-aon de na lòchrainn nèamhaidh ud, ghrad loisgeadh iad an saoghal 'na luaithre ann an tiota: agus gidheadh tha iad 'an crochadh 'nan cuairt féin gun taic air bith ga 'n

cumail suas, ach facal an Tì mhòir a chruthaich iad air tùs.

*Ephenet.* Tha sud ni 's leòir, ars mise ri 'm fhear-iùil, gu dearbhadh a thabhairt do neach sam bith, air mòr chumhachd a Chruithear is ro ghlòrmhoir no iadan gu léir, agus mar an ceudna chum dorchadas an as-creideimh a chaitheamh air falbh a tha cuir an teagamh an Dia mòr ud a bhi ann a thug cho liugha dearbhachd shoilleir do 'n t-saoghal uile air a chumhachd, agus air a ghlòir, agus mar biodh daoine mar na brùidean a ghnà ag amharc sìos air an talamh, cha b' urrainn iad gun a mhòr ghliocas agus a chumhachd aithneachadh agus aideachadh.

*Aingeal.* Tha thu labhairt na firinn, ars esan, ach chì' thu ann an ùine ghearr nithe is mò na iad sud; oir cha 'n eil ann an sud ach am fàradh air an dìrich luchd-togail na h-aitreamh an coimeas ris an togail ghreadhnach anns am beil an sluagh beannaicht' a tha shuas a chòmhnaidh anns an "taigh nach do thogadh le làmhan a ta siorruidh anns na nèamhan;" dhe am faigh thu sealladh cho fada sa tha thu 'n drasta comasach a' thuigsinn.

AN SAOGHAL A TA RI TEACHD:

NO,

# SEALLADH DE 'NÈAMH,

## AGUS DE A GHLÒIR.

---

Bha na nithe a bh' air an aithris dhomh le m' fhear-iùil, air an dearbhadh dhomh ann an ùine ro ghearr; oir bha mi air ball air mo ghiùlan a dh'ionnsaidh ionadan glòrmhor an t-sluaigh bheannaichte: agus chunnaic mi nithe nach gabh cur an céill le cainnt agus chuala mi a leithid de cho-shéirm fhonnor, cheòlbhinn nach urrainn mi am feasd aithris: is ceart uime sin, a d' fhaodadh an t-Abstol ionmhuinn Eoin innseadh dhuinn 'na litir, " A nis' is sinne mic Dhé; agus cha 'n eil e soilleir fathasd ciod a bhitheas sinn!" Cia air bith nach fhac a ghlòir ud, cha 'n urrainn e labhairt ach ro neo-iomlan mu déighinn; agus iadsan a chunnaic e cha 'n urrainn iad am mìle cuid a' chur an céill de na tha de dh' oir-

dheirecas ghlòrmhor ann. Agus uime sin, tha Abstol mòr nan cinneach, ag innseadh dhuinn gu'n robh e air a' ghiulan suas gu Phàrrais, far an cual' e briathran do-labhairt, nach robh comasach do dhuine a chuir an céill, cha 'n eil e 'toirt cunntas air bith eile uime, ach " Nach fhaca sùil, nach cuala cluas, agus nach tainig e ann an cridh dhuine n'a thaisg Dia suas dhaibhsan a tha ga gràdhachadh." Ach bheir mise cunntas dhuibh mu n'a chunnaic agus n'a chuala mi, agus mu 'n chòmhradh a bh' agam ri cuid de 'n mhuinntir bheannaichte, cho math 'sa tha 'nam chomas agus 'nam chùimhne.

An uair a bha mi air tùs air mo thabhairt am fagus do 'n rìgh-chùirt ghlòrmhor so, chunnaic mi feachd do-àireamh de luchd-frithealaidh dealrach, a ghabh rium le fàilte shuilbhir chum suitheachan sona an t-sòlais so, agus bha aoidh aoibhneas làn, agus an fhùrmailt bu mhò 'nan gnùis. Agus chunnaic mi ann an sin an solus iomlan air nach thigear dlù a tha 'g atharrachadh gach nìth chum a ghnè féin; oir tha eadhon anmannan nan naomh a th' air an glòrachadh soillseach, agus dealrach. Cha mhò a tha iad air an soillseachadh leis a' ghréin no le solus cruthaichte sam bith eile; ach leis an t' solus dhealrach, shoillseach sin a tha sruthadh troimh na h-ionadan nèamhaidh, a ta brùchdadh o lànachd Glòire na diadhachd; agus cha 'n 'eil solus na gréin ach mar dhorchadas;

agus bhoilgeadh an *daoimein*, is lainnirich, no soillearachd a *charbuncil*, an *t-saphir*, agus an *rubi*, agus dearsa dealrach an neamhnaid is ro luachmhoire, ach mar ghuaileanan marbha gun lasair an coimeas ris a' ghlòir ud: agus air an aobhar sin goirear dheth *Righ chathair glòire Dhé*, anns am beil dealradh boisgeil mòrachd na diadhachd air fhoillseachadh air a mhodh is ro urramaiche.

Bha 'n Dia a tha do-labhairt mòr, a th' air ardachadh air rìgh-chathair ard a ghlòire, a' faotainn naomh aoradh o àireamh gun àireamh do naoimh agus do dh' ainglibh-a' seinn halleluia bith-bhuan 'g a chliùthachadh 'na chusbair ro dhealrach r' a amharc. Uime sin, is ceart a theirear ris *Dia na glòire*, oir is ann le 'làthairachd ghlòrmhor-san a tha na flaitheas mar a tha iad; oir tha aibhnichean aoibhneis a' sruthadh gun sgur o'n làthaireachd dhiadhaidh, agus a' co-réiteachadh suilbhearachd, aiteas, agus greadhnachas ri uile-luchd-àiteachaidh beannaichte nam flaitheas, ionad chòmhnuidh shòlasach, agus a shuidheachan rìoghail bhith-bhuan féin; far am beil a Mhorachd dhiadhidh a craobh-sgaoileadh na boisgeanan is ro shaibhir d' a mhathas agus d' a ghlòir, agus anns am beil a naoimh thaghta agus a sheirbhisich 'g a amharc agus a moladh oirdheirceis a tha siorruidh ionmholta. Air mo shon féin, bha mo chomas amhairc cho ro anmhuinn air son am boisge bu lugha, d' an ard-

shollearachd o 'n tobair bhith-bhuan ud d' a sholus agus d' a ghlòir a shuidh air an rìgh-chathair a ghiùlan, is gu 'm b' éigin dhomh glaodh amach ri m' fhear-iùil. "Tha'n sealladh cho làn so, de ghlòir ro mhòr air son a ghiùlan le bàsmhorachd anmhann; gidheadh tha e cho ùrail agus cho taitneach, is gu 'm bu mhiann leam a bhi 'ga amharc ged a gheibhinn bàs!"

*Aingeal.* Ni h-eadh, ni h-eadh, ars m' fhear-iùil, cha tig am bàs a steach do'n ionad bheannaichte so; oir an so tha beatha agus neo-bhàsmhorachd a' chòmhnuidh; cha'n eil nìth sam bith aig peacadh no doilgheas r'a dheanamh ann: oir 'se glòir an ionaid shona so gu 'm beil e gu siorruidh saor o na h-uile nìth a tha olc; agus mar bitheadh e mar sin, bhiodh ar sòlas eadhon ann neo-iomlan. Ach thig thusa maille riumsa, agus bheir mi thu chum aon a tha ann sa' cholluinn, mar a tha thu féin; bidh còmhradh ris-san rè tacain, gus an cuir mise teachdaireachd eile uam, agus an deigh sin seòlaidh mi thu a rithist air t' ais.

*Ephenet.* O b 'fhearr (ars mise, le rudaig-in dùrachd) gu 'n leigeadh tu dhomh fanntainn ann an so; oir anns an àite so cha 'n 'eil feum air bùthan a' thogail, oir tha na h-ionadan còmh-naidh nèamhaidh an so ullamh réidh.

Fhreagair mo theachdaire soillseach, Ann an so, an ceann tamuil, bithidh tu air do shuidh-eachadh gu siorruidh; ach feumaidh ùmhlachd a bhi air a thoirt an tùs d' an rùn dhiadhaidh.

Rinn e mo thabhairt air ball troi' mhìle dhe na spioradan dealrach, sgiathach ud, agus thug e mi a dh' ionnsaidh an naoimh ainmeil sin, Eliah mòr, bha chòmhnaidh air an talamh a bhos o cheann iomadh linn, agus gidheadh shaoil leam gu'n d' aithnich mi e air a' cheud sealladh cho math is ged a bhiodh sinn beò cuideachd air an talamh.

*Aingeal.* 'So (ars m' fhear-iùil ri Eliah) a fear a bha air a cheadachadh le òrdugh o'n chaithir rìoghail gu beachdachadh air na h-ionadan soillseach so; agus thug mis' an so e chum is gu 'm fòghlumadh e uat-sa far am beil glòir agus sonas an àite so a' co-sheasamh.

*Eliah.* Ni mise sin gu toileach, ars am fàidh, oir 's e ar biadh agus ar deoch anns na dùthchanan beannaichte so a bhi deanamh toil Dé agus an Uain, a' seinn moladh dha, agus a' deanamh seirbhis dha leis an naomh aoradh is ro-umhail, ag radh, "Beannachd, agus urram, agus glòir, agus cumhachd, gu 'n robh dhàsan a tha 'na shuidhe air an rìgh-chaithir, agus do 'n Uan, gu bràth agus gu sorruidh, oir shaor e sinne do Dhia le fhuil amach as na h-uile cinneach agus teanga, agus pobull agus finne, agus rinn e sinn na 'r rìghrean agus na 'r sagairt d' ar Dia; eadhon, mar sin, Amen." Agus chuir mise mar an ceudna m' *Amen* féin ris na thubhairt am fàidh naomha.

D' fheòraich am fàidh dhiom an sin, c'arson a bha 'n comas agus an t' saorsa mhòr

so air a thoirt dhomh-sa? (leis an do thuig mi gu'm beil na naoimh anns na flaitheis gun fhios air na thasa deanamh air talamh—cionnas, mar sin, a tha ùrnaighean air an cuir suas fo 'n seòladh?

Dh'aithris mi 'n sin na chuir mi sìos ann an so mar roimh-ràdh 's an uair a chual' am fàidh naomh' e, bhrist e mach ann am briathran drùighteach mar so.

*Eliah.* "Glòir siorruidh gu'n robh dhasan a tha 'na shuidh air an rìgh-chathair, agus do 'n Uan, air son a mhaitheas neochrìochnach agus a mhòr iriosalachd d' a laigse peacaich bochd an-earbsach!" 'N deigh sin, thubhairt e, Nise thoir an àire do na labhras mi. Agus an sin thoisich e mar so—

*Eliah.* Tha mi cinnteach nach urrainn thu na chunnaic agus na chual thu cheana aithris gu bràth, air mhodh 's gu 'n tuigear e; oir tha e os-ceann na chunnaic sùil, no na chuala cluas, no na tha 'n comas cridhe duine a bhreathnachadh; tha mi ciallachadh iadsan nach deach fathast atharrachadh chum na staide glòrmhoir so, agus nach eil air an saoradh o 'n cuirp thalmhaidh neo-thuigseach: ni mo tha mise bhi anns a' chorp an so an aghaidh an nith a tha mi nis' a' dearbhadh; oir ged nach robh e buailteach do chrannchur coitcheann dhaoine, se sin am bàs, gidheadh dh' fhuilig e leithid do dh' atharrachadh 's a bha ann an seadh co-ionnan ris; oir tha e air a dheanamh spioradail, agus ged nach urrainn e nise ni 's mo fhulang no na

h-ainglean beannaichte a tha cuartachadh timchioll na rìgh-chathach; gidheadh anns an staid iomlan shona so, cha 'n urrainn mi innseadh na tha mi 'mealltainn uile; ni mò tha fhios agam ciod an ni bhios fathast air a shealbhachadh leam, oir tha ar sonas an so daonnan nuadh.

*Ephenet.* Ghuidh mi 'n sin air an fhàidh bheannaichte gu mìnicheadh e dhomh ann an tomhas beag na bha e'g ràdh, thaobh 's nach robh mi tuigsinn cionnas a b 'urrainn sonas a bhi iomlan, agus gidheadh a' gabhail ri tuille leasachaidh; oir, air an talamh, tha sinn gu coitcheann am barail gu 'm beil an nìth a tha coimhlionta, uil'-iomlan. Tha mi 'n dòchas (arsa mise) nach bi na dh' fheòraicheas mi air a mheas mar iongantas faoin, ach a mhàin a chum 's gu 'm bi mo thuigse air a leasachadh, aig nach eil fathasd ach beachd dhorch' air na nithe nèamhaidh so.

*Eliah.* 'S e an t-aobhar àraidh air son an robh thu air do thabhairt an so, chum is gu 'm biodh t-anam amharasach air a' shàsachadh, agus do chreideamh neo-bhunailteach air a dhaighneachadh, le cead na Trianaide mòire; agus, uime sin, bheirinn earail dhut fathast, ma dh' dhùisgeas teagamh sam bith ann ad' inntinn gu 'n dean thu aithnicht' e. Ach mu thimchioll an teagaimh sin anns am beil thu, nach urrainn sonas a bhi iomlan, agus gidheadh a' gabhail ri ath-leasachadh feumaidh mi inn seadh dhut, an uair a tha an t-anam agus an

corp araon sona, mar a tha m' anam agus mo chorps a nise, gu 'm beil mi 'ga mheas na staid iomlan shona: oir trìd uile linne do-àireamh na siorruidheachd, 's e gu 'm beil an t' anam agus an corp air an dlù-cheangal r'a chéile ann an staid bheannaichte na h-aiseirigh, a bhitheas na stéigh bhunailteach do 'n t-sonas so. Ach, mu thimchioll cusbair beannaicht' an t-sonais ud, 's e an Dia beannaichte tha cliù-thoilteannach gu siorruidh, anns am beil sonas an t-seallaidh àdhmhoir so a' co-sheasamh, agus tha e gu siorruidh nuadh: oir air do'n iomlanachd nèamhaidh a bhi neo-chrìochnaichte, cha 'n urrainn n' as lugha na bith-bhuantachd a bhi ni 's leòir chum an glòir fhoillseachadh, agus se so a tha toirt d' ar sonas a bhi gu siorruidh a' gabhail ri nuadh-leasachadh: agus air an aobhar sin is éigin d' ar n' eòlas a bhi gu siorruidh a' meudachadh mar an ceudna.

Agus, uime sin, cha b' ann gun aobhar a bha Abstol mòr nan cinneach (a bh' ann an laithibh a staide bàsmhoir, aon uair air a cheadachadh ann an so mar tha thus' a nis') a' daighneachadh, "Nach fhaca sùil, nach cuala cluas, 's nach urrainn e teachd ann an cridhe duine n'a dh' ullaich Dia air son na muinntir sin a tha ga ghràdhachadh." Agus gidheadh chunnaic an t-sùil iomadh nithe iongantach anns a' chruthachadh nàdurach—chunnaic i beanntan de chlachan dealrach, creagan de dhaoimeanan; chunnaic i méinean òir agus oirthirean de

nèamhnaidean, agus eileanan spìosrach, agus gidheadh, an t-sùil a chunnaic cho liutha iongantas anns an t-saoghal shìos cha b' urrainn i gu bràth amharc air glòir na staide buadhaiche so. Agus ged a chuala cluas duine iomadh séirm fhonnmhor, thaitneach, eadhon na h-uile nith a b'urrainn nàdur agus ealantachd a thoirt dha, gidheadh, cha chual e riamh coimeas do na cheòl a tha araon naoimh agus ainglean a' deanamh ann an so fa chòmhair na rìgh-chathrach. Agus mar nach fhac an t-sùil, is nach cual' a' chluas, mar sin cha 'n urrainn cridhe duine bhreathnachadh; agus gidheadh cridhe an duine, (obair àraidh a Chruithear a tha uile-ghlic anns an inbhe bheag ud,) tha e air a dheanamh suas cho grinn agus cho innealta, is gu 'm breathnaich e ach beag ni sam bith a tha, bha, no bhitheas am feasd anns an t-saoghal shìos, seadh, an nì nach bi gu siorruidh. 'S urrainn duine a' dhealbh 'na inntinn gu 'm faod na h-uile clach a th' air an talamh a bhi air an tionndaidh gu nèamhnadan òr-bhuidhe agus na h-uile feòirnein gu bhi nan usgraichean spangach, soillseach: 's urrainn e smaointeachadh, gu'm faod gach smùirnean de 'n duslach a bhi air an tionndaidh gu bhi 'nan airgead, agus an talamh uile gu bhi na mheall iomlan de dh' òr fior-ghlan—'s urrainn e a shaoilsinn gu 'm bi an t àile air a thionndaidh gu bhi na chloich shoillseir, agus na reulltan uile gu bhi 'nan grianaibh; agus na h-uile grian gu bhi mìle cuairt ni 's mò

agus ni's maisiche na tha e nise ga 'm fhaicinn: agus gidheadh tha sud uile a' tighinn gearr air na dh' ullaich a Mhòrachd bhith-bhuan, a tha do-thuigsinn 'na ghniomhan iongantach uile a rinn e da luchd-leanmhuinn treibh-dhireach féin.

Ach a chum 's gu 'n gléidh thu air do mheoghair 'a bheachd inntinn is fearr de ar sonas, (ars am fàidh) nochdaidh mi dhut ann an so gu h-aithghearr (oir, ged a bhiodh linntean air an caitheamh le bhi cuir an céill na naigheachd ro thaitneach so, 's gann bu leòir iad gus an t-iomlan aithris) ciod e bho 'm beil na h-anmannan beannaicht' a th' air an toirt an so trìd cosnadh glòrmhor ar Fir-saoraidh, air an saoradh; agus a chum 's gu 'n tuig thu e ni 's fearr, ni mi mo dhìcheall chum mo bhriathran a' dheanamh so-thuigsinn do chomasan t' inntinn, le bhi co-sàmhlachadh nithe a tha shuas ri nithe is aithne dhut air an talamh, ged a chunnaic do shùilean cho mòr 's a tha nithe nèamhaidh a' toirt bharr thar ni sam bith a th' air an talamh.

Agus, anns an dara h-àite, nochdaidh mi dhut (cho fad 's a ghiùlanas comasan t' inntinn) ciod e an sonas sin a tha a shluagh beannaichte a' mealltainn ann an so.

*Air tùs*, mar sin, tha anmannan na muinntir beannaichte a th' ann an so uile air an saoradh gu siorruidh o ni sam bith a dheanadh truagh iad (agus o 'n pheacadh ceannard agus aobhar gach truaighe mu nach eil thu aineolach, oir is e

amhàin a tha toirt a' chreutair chum truaighe, agus a tha ga dhlù-cheangal mu'n cuairt dha.)—Rinn an Dia beannaichte, an toiseach na h-uile ni sona? agus coltach ris féin, a tha gu h-ard-iomlan sona; agus mar b' e gu 'n dhubh am peacadh a mach maise na h-oibreach nèamhaidh cha bhiodh fhios gu bràth aig ainglibh no aig daoine ciod bu chiall de thruaighe. 'Se am peacadh a thilg na h-ainglean neo-bhunailteach sìos do dh'ifrinn, agus a mhill, mar an ceudna, sgiamh an t-saoghail: 's e am peacadh a dhubh a mach iomhaigh Dhé de dh' anam an duine, agus a rinn mar an ceudna fear-riaghlaidh na cruitheachd 'na thràill do ana-miannan féin; agus le so a' dheanamh, thilg se e féin ann an cuan do thruaigh shiorruidh o nach eil saoradh: agus mar sin is fior gur tròcair ro-luachmhor do luchd-àitichidh an ionad shòlasaich so, gu'm beil iad saor gu siorruidh o pheacadh, tre fhuil Iosa ar Fearsaoraidh-ne "Do 'n robh beannachd, onair, cumhachd, glòir, agus moladh, bith-bhuan gu siorruidh." Air an talamh, tha na h-anmannan is naomha agus is fearr ag osnaich fo uallach truailleachd, agus tha peacadh a dlù-leanmhuinn na h-uile ni a nidh iad, agus gu tric g' an treòrachadh n' am braighdibh an aghaidh an toile. B'e "cò a shaoras mi," a glaodh iomadh de shéirbhisich threibh-dhireach Dhé, agus a bh' anns a' cheart uair ionmhuinn le Iosa.

'S e am peacadh cnap-staraidh tròm nan naomh féin, am fad 'sa tha iad an co-cheangal r'an cuirp thruaillidh fheòla; agus uime sin an uair a leagas iad an cuirp do 'n duslach éirigh an anmannan suas mar eun air fhuasgladh o chliathan le beò-spionnadh nèamhaidh gus an tìr bheannaichte so, a' deanamh caithream osceann a' pheacaidh ris an robh iad do ghnà a' gleachd air an talamh. Ach an so tha crìoch air a chomraig ud, agus tha 'm " bàs air a slugadh suas le buaidh," agus an so tha anmannan dealrach na h-aiteam a bha sa 'n t-saoghal air an deanamh mi-dhealbhach leis a' pheacadh, air an tabhairt seachad le Iosa ta siorruidh beannaichte do 'n Athair bhithbhuan, "gun smăl gun phreasadh."

*Ach, anns an dara h-àite*,—mar a tha na h-anmannan beannaichte tha 'n so air an saoradh o pheacadh, s' amhuil a tha iad mar an ceudna o gach aobhar peacaidh; ni a tha na leasachadh mòr d' ar sonas. Ged a bha Adhamh féin ann am Pàrras 'na cheud chruthachadh iomlan sona, agus saor o pheacadh, gidheadh cha robh e saor o bhuaireadh a' pheacaidh, agus be sin a mhòr mhi-shuaimhneas; fhuair an diabhol a staigh do Phàrrais chum a bhuaireadh, agus gu dòlasach ghéill e d' a bhuairdhean: dh' ith e de 'n mheas thoirmisgt' agus thuit e; agus do thaobh toradh an tuiteam sin, bha nàdur an duine, agus a shliochd uile mar an ceudna,

air an truailleadh: chnàmh am peacadh mar chnàmhain nàdur an duine, agus thruaill e 'n cinne-daonna gu léir.

Agus an truailleachd sin d' am beil na h-uil' anam bàsmhor a' tabhairt caidreamh 'nam broilleach is ro-chunnardach, agus is minig gur ro threun am buaireadair e: ach an so tha na h-uile anam beannaicht' air an saoradh uaithe sud. Cha 'n urrainn diabhol am buaireadh 'san ionad so, 's cha mhò a gheibh truaillEachd a' steach ann; agus cha bhi nì sam bith air a cheadachadh an 'so, ach na tha naomh' agus fìor-ghlan; cha chuir cagair chùilbheartach an droch spioraid ud dragh sam bith oirnn san ionad so: agus an leòghan beucach sin, a tha daonnan gun fhois, agus a' gnàshiubhal air aghaidh na talamhuinn, ag iarraidh cò a dh-fhaodas e sgrios, tha e d'ar taobh-ne 'san ionad bheannaichte so de bheatha agus de neo-bhàs-mhorachd, air a cheangal daingheann ann an slabhraidhean bith-bhuan, agus air a dhruideadh ann am prìosan ifrinneil fo dhìteadh chum dioghaltais teine siorruidh. Cha mhò a bhitheas an saoghal (a chaill a sgiamh le tuiteam an duine, agus a th' air claonadh gu bhi na bhùth fhalmhachd agus dhiomhanais, a tha nise le 'dhrùigheachd agus le 'mhealltaireachd a' tarrainn mhìlltean chum léir-sgrios) 'na bhuaireadh tuille ni's mò, do na h-anmannan beannaicht' ud a fhuar buaidh air a chuilbheartan, tre chreideamh agus fhoighidean, agus a thainig sàbhailt

an so. Air cho làdair's a tha 'bhuairidhean agus a mhealltaireachd do na naoimh féin, a tha fhathast a co-spàirn ris air an talamh, tha sinne a fhuair sealbh air na h-ionadan nèamhaidh ag amharc le dìmeas air gach uile shochair talmhaidh: tha sinn an so air faotainn os-ceann an t-saoghail agus os-ceann gach ni leis am faodadh e ar buaireadh: agus tre fuil ar Slànaighear buadhach fhuar sinn buaidh orra sud mar tha na geugan so a tha sinn a' giùlan a' dearbhadh. Cha 'n eil ni sam bith an so a chuireas dragh air ar sìth ach tha sàmhchair bhith-bhuan a' crùnadh ar sonais uile air dhuinn a bhi saor o pheacadh agus o gach buaireadh peacach. Agus mar chomharr' air an sin.

*Anns an treas àite*, tha sinn air ar saoradh o thoradh a' pheacaidh, agus 'se sin peanas, fo 'm beil iadsan a tha fo chuibhrichean ann an ionadan dorcha na dòrainn shiorruidh, ag osnaich gu bràth mar an ni nach urrainn iad a ghiùlan, ach fòs, a dh-fheumas iad fhulang gu suthainn. 'Se am peacadh a thug am bàs a steach do 'n t-saoghal: agus le ard-chomhairl' nam flaitheas, is e ni sin a thuarasdal mar tha na h-uile anam bàsmhor ga mhothadhadh; ach trid buaidh Prionnsa na Beatha, Uain Dé, a mhàrbhadh o bhunait an domhain, an Tì le 'bhàs, a fhuair buaidh araon air a' bhàs agus air-san aig an robh cumhachd a' bhàis, oir mar a bha 'n diabhol a' deanamh gàirdeachais thar

peacadh, bàs, agus ifrinn, mar sin tha peacadh. bàs, agus ifrinn, air am fògradh amach as an ionad so gu siorruidh; air son am beil òranan molaidh bith-bhuan agus caithreamach air an deònachadh gu siorruidh da ainm naomh-san. 'Se so na nithe (ars am fàidh mòr) o 'm beil sinne a th' anns an staid bheannaichte so air ar saoradh; agus gidheadh cha 'n 'eil iad so a' deanamh suas ach an earrainn is lugha de shonas nam flaitheas: tha n-ar n-aoibhneas dearbh-chinnteach mar tha e diomhair, agus a nise nochdaidh mi dhut ciod iad na nithe ud anns am beil ar n' aoibhneas a' co-sheasamh.

I. Tha sinn a' sealbhachadh an taisbean aidh mhòir an so, an sruth beannaichte agus tobar bith-bhuan ar sòlais uile: ach cha mho as urra' mis' a chur an céill ciod e, no 's urrainn creutairean crìochnaichte nithe neo-crìochnach a' thuigsinn; ach a mhàin gu 'm beil e gu bitheant a' soillseachadh ar tuigse, agus a' lionadh ar n-anmannan le aoibhneas do-labhairt agus làn de ghlòir; agus le gràdh cho laiste is nach urrainn ni 's lugha no' n t-Ughdar beannaichte féin a' shàsachadh, 's air nach cuir bith-bhuantachd féin crìoch; se ath-sholus dealrach an làthaireachd dhiadhaidh, agus sruthan ro ard urramach glòrmhor de a mhathas, is beatha d' ar beatha, agus is anam d' ar n-anam, agus is flaitheas d' ar flaitheas; agus se a tha toirt dhuinn a bhi beò, a bhi gràdhachadh, a bhi séinn, agus a bhi tabhairt moladh siorruidh dha:

agus se a tha co-chùmadh ar anmannan ri iomh-aigh bheannaichte féin. Am feadh a tha na naoimh air an talamh a' siubhal chum na tìre beannaichte so, tha iad air an cumail suas rè an turais le 'ghàirdeanan siorruidh-san, leis am beil iad air an deanamh comasach dol o ghràs gu gràs; ach tha sinne a ràinig gu tearruinte calla an t-sòlais shiorruidh, " air ar n' atharrachadh o ghlòir gu glòir, eadhon le Spiorad an Tighearna." Ach, chum nithe a' dheanamh ni's soilleire do d' thuigse, le bhi 'g amharc aghaidh Dhé mar so, tha fior cho-pàirt agus séalbh againn air a ghràdh, agus tha suilbhearachd a ghnùise beannaicht' a' deanamh ar n-anma subhach; agus 'na dheagh-ghean tha sinn daonnan a' deanamh gàirdeachais, oir 'na dheagh-ghean-san tha beatha. Agus, mar sin, leis an t-sealladh bheannaichte so de Dhia, tha sinn air teachd chum ni's mò de dh' eòlas fhaighinn air no fhuar neach sam bith air an talamh; oir is e sealladh dhe-san a tha soillseachadh ar tuigse, agus "a tha tabhairt dhuinn soluis eòlais glòire Dhé, ann an gnùis Iosa Criosd;" air chor, is ged a tha e do-dheannta a Mhòrachd dhiadhidh-san a bhreathnachadh (oir cò a tha comasach an t-Uile-chumhachdach a rànnsachadh gu h-iomlan?) gidheadh, tha tuigs' iomlan againn an so de a nàdur, agus de a bhuadhan diadhaidh.

II. Cha 'n e amhàin gu m beil againn an so an *aisling àdmhor*, leis am beil sinn ag

amharc Dhia mar a tha e, ach tha fior shealbh againn deth, agus tha sinn 'ga mhealltainn; uime sin tha sinn air ar aonadh ris, agus beò ann-san, agus e-san annainne; agus air ar deanamh 'n-ar-luchd co-pairt dhe a nàduir diadhaidh, a tha soillseachadh annainn le dealradh ro bhoisgeil. Tha e fìor gu 'm beil na naoimh air an talamh a' sealbhachadh Dhé na òrduighean; ach tha sinne uile 'ga shealbhachadh an so aghaidh ri aghaidh: air an talamh tha na naoimh a' sealbhachadh Dhé ann an tomhas, ach an so tha sinne 'ga mhealltainn gun tomhas: tha aca-san làn beòil air uairean de a mhathas; ach tha ar sàth againne, agus tha sinn a' snàmh ann an cuan gun chrìoch de shonas: tha co-chomunn nan naomh ri Dia 'san t-saoghal gu tric air a bhristeadh, agus air àicheadh; ach tha sinne gu bitheant' a' mealtainn Dhé gun sgur.

III. Ann an so tha sinn a' sealbhachadh iomlànachd gach uile ghràs: ach 'san t-saoghal cha n-eil na naoimh a' faicinn ach ann an cuid, no ga aithneachadh ach ann an cuid; ach air dhuinne a bhi sealbhachadh sin a tha iomlan; tha na bha neo-iomlan air a chaitheamh as: sa'n t-saoghal, tha gràdh air a cho-mheasgadh le eagal, agus tha eagal pianail; ach an so, tha gràdh iomlan, agus tha gràdh iomlan a' tilgeadh a mach eagail: tha sinn a' gràdhachadh an Dé bheannaichte ni's mo na sinn féin, agus tha sinn a' gràdhachadh a chéile mar sinn féin; an so

is cloinn aon athar sinn gu léir, agus tha ar bràithrean uile co-ionmhuinn leinn: air an talamh bha ar gràdh roinnte, agus a' ruith ann an iomadh sruth-chlais; ach tha ar gràdh an so, 'na aon sruth, a' ruith chum an Dia a tha siorruidh beannaichte, tobair ar sonais. Bha ar n-eòlas, am feadh a bha sinn 'san t-saoghal, ro neo-iomlan; cha robh sinn a' faicinn ach gu dorch mar troimh *sgàthan* briste, ach an so tha sinn a' faicinn Dhé mar a tha e, agus tha sinn 'g a aithneachadh mar tha sinn féin air ar n' aithneachadh. Tha ar n' aoibhneas ann an so mar an ceudna foirfe; ach air an talamh bha e air a bhristeadh le bròn agus le osnaich; b' éigin gu 'm biodh e mar sin, oir far am beil peacadh, bithidh bròn: ach air do'n pheacadh (aobhar gach doilgheis) a bhi air a chaitheamh ás, uime sin sguiridh gach uile bhròn (toradh a pheacaidh,) ni-eadh ach tha ar dearbh bhròn air son ar peacannan am feadh a bha sinn air an talamh (trid saibhreas ar Fearsaoraidh beannaichte,) a' meudachadh ar n'aoibhneas anis' air dhuinn a bhi 'n so.

IV. Ann an so tha ar tuigse air an cur a'm farsuinneachd a réir meud nan cusbairean air am beil sinn a' beachdachadh: am feadh a bha sinn anns an t-saoghal, cha b' urrainn solus soillseachadh ann ar n' inntinn, ach trid uinneagan ar ceudfathan corporra, agus is ann air an aobhar sin a thoilich an Dia beannaichte

tighinn a nìos cho iosal r' ar tuigse nàdurrach agus cainnt a Mhòrachd-san a dheanamh so-thuigsinn do'r 'n-inntinnean reusanta: ach an so tha sealleannan na Diadhachd ni's ro ghlòrmhoire, agus tha ar n' inntinnean air a mion-ghlanadh o gach smuain fhaoin thalmhaidh a bha ruith troimh chlaisean salach ar mothaichidh. 'San t-saoghal shìos bha na barailean bu ghlaine a bha againn mu thimchioll Dé ro neo-iomlan; ach an so tha an t-òr eadar-dhealaichte on t-sal, agus tha ar beachd-smuaintean ni 's iomchaidh agus ni 's freagarraiche ri aon-fhillteachd agus ri glaine Dhé. Air an talamh bha na cusbairean glòrmhor air an irioslachadh chum a bhi air am beachdachadh le buadhan mothachaidh; ach an so tha na ceud-fathan air an togail suas, air an glanadh, agus air an deanamh' nan cusbairean glòire. A nis, uime sin, do bhrì 's gu 'm beil an solus nèamhaidh a' soillseachadh le boisgeanan soillear, agus còmhdaichean tiugha na feòla air an deanamh spioradail, agus fior-dhealrach, tha 'n t-anam a' faighinn nan seallainean is soilleire de Dhia. Tha sinn a nis' a' faicinn na bha sinn roimhe a' creidsinn mu thimchioll nâduir glòrmhor an Dia uile-bheannaichte, agus mu thimchioll a reachdan, a chomhairle, a fhreasdal, agus frithealadh a fhreasdail. Tha sinn an so a' faicinn gu soilleir, gu 'n robh Dia o bhith-bhuantachd 'na bhith iomlan, ach gun bhi aonarach, agus nach eil an diadhachd á

òrdugh an aonaidh, no roinnte ann an àireamh: agus nach eil barrachd urraim a measg pearsannan diadhaidh na Trionaide do-labhairt, ach gu 'm beil sealbh co-ionnan aca, agus an aon tomhas de 'n òirdhearcas dhiadhaidh, agus de 'n aon rìoghachd nèamhaidh, agus nan cusbairean co-airigh air an aon naomh-aoradh. Tha slighean Dhé, a mheas sinne do-rànnsaichte agus mi-laghail r'am fiosrachadh air talamh, againn an so gu soilleir fo'r beachd, leis an dearbheachd is ro chinntiche, gur e toradh a' ghliocais dhiadhaidh a th' ann, seadh cho soilleir is nach urrainn an f hìrinn féin a bhi ni's cinntiche.

'S e na nithe so (ars am fàidh le caochla gutha) cuid de na nithibh a tha deanamh suas ar sonais.

Fòs, 's ann a tha na nithe so uile a' toirt cunntas mu thimchioll ar n' anmanan: ach cha bhi sonas luchd-aitichidh an ionad bheannaichte so iomlan, gus am bi an cuirp air an togail suas, agus air an ath-aonadh r'a n-anmanan; an so f huar Enoch beannaichte agus mi féin barrachd urraim shònraichte, tre mathas Dé, air dhiuinn bhi air ar giùlan an so anns a' cholainn mar chomharradh do 'n t-saoghal, araon roimh thighinn agus an deigh na dìle, air aiseirigh Mhic Shiorruidh ionmholta Dhé, agus nan naomh uile trìd-san.

A nise, do bhrì nach robh aon neach ach am Mesiah mòr da rìreadh air an togail o na

mairbh, air dha-san a bhi 'na cheud thoradh o na mairbh, (oir, air son Enoch agus mi féin, cha b' aithne d' ar cuirp am bàs, ged a dh' atharrachadh iad air modh co-ionnan ris), tha e uime sin, ro dhiomhair r' a aithris cia mar a bhitheas e ann an staid na h-ais-éirigh, do-bhrì gu 'm beil e gu bhi air a bhreathnachadh a mhàin ann an iomlanachd, o chorp glòrmhor Chriosd, ris nach eil ni's mò corp Enoch na mo chorp-sa gu bhi air an sàmhlachadh thaobh a ghlòir-san, ged a tha iad araon 'nan cuirp spioradail, de'n nochd mi dhut a nis' am buadhan fa-leth.

I. Bithidh cuirp na muinntir bheannaichte a tha 'n so, aig an ais-eirigh, mar a tha mo chorp-sa nise, 'nan cuirp spioradail; agus air dhut cha 'n e a mhàin a bhi ga 'm fhaicinns' ach mar an ceudna a' buintinn rium (an so b' e toil an fhaidh naomh a làmh shìneadh dhomh), faodaidh tu a bhi ni 's comasaich gu thuigsinn ciod a tha mi ciallachadh le corp spioradail: se sin, corp air a mhion-ghlanadh o gach uile shalchar agus truailleachd, agus air a dheanamh 'na chorp fior-ghlan, 's gidheadh corporra, agus cha n-ann air a dheanamh suas de ghaoith no do dh' àile, mar a tha muinntir bhàsmhor an t-saoghail gu mearachdach a' smaointeachadh.

*Ephenet.* An so ghuidh mi air an fhàidh naomha gun giùlanadh e leam ann an leigeadh ris dha gu 'n robh mi gu bitheanta 'm baireal gu'n robh spioradalachd calg-dhìreach an aghaidh corporrachd, agus uime sin gu 'm beil corp

spioradau gun tairbh, 'us mar sin nach mothaichear e le làimhseachadh, mar tha mi nis' a' tuigsinn gu 'm mothaich.

*Eliah.* Fhreagair am fàidh, ag radh, gu'n ro an cuirp-sa spioradail, cha'n ann a mhàin mar a bha iad air an glanadh o gach uile thruaill-eachd, ach mar a bha iad, mar an ceudna, air am beathachadh le a bhi mealltainn Dhé, gun ùrachadh tarbhach sam bith, mar a tha biadh, deoch, cadal, no àodach, leis am beil na cuirp thalmhaidh air am beathachadh. Nach do leugh thu (ars am faidh) gu'n do thaisbein Iosa beannaicht' anns a' cholainn, an deigh ais-eirigh, d'a dheisciobluibh, an uair a bha iad cruinn cuid-eachd ann an seòmar, agus na dorsan dùint' orra? ni tha gu soilleir a'dearbhadh spioradal-achd a chuirp-san; agus gidheadh ghairm e air an abstol Tòmas tighinn agus a làimh a shìneadh, agus a cuir 'na thaobh, ni a tha gu soilleir a' dearbhadh dhuinn gu 'm beil a chorp-san corporra. 'S ann air an taisbean bheann-aichte a tha araon ar anmanan agus ar cuirp bheò, air an cumail suas, ann an so gu siorruidh.

II. Bithidh ar cuirp anns an ais-eirigh neo-bhàsmhor, agus neo-chomasach air bàsachadh: 's an t-saoghal shìos, tha 'n cuirp uile bàsmhor, a' caitheamh ás agus a' dol a dhìth, agus tha iad gach tiota buailteach do bhi air am pronnadh 'nan duslach; ach an so bithidh ar cuirp neo-thruaillidh agus air an saoradh o 'n bhàs gu siorruidh; oir " cuiridh ar truailleachd neo-

thruailleachd oirre, agus bithidh bàsmhoracnd air a shlugadh suas le beatha."

*Ephenet.* Dh' iarr mi nis' air an fhaidh giùlan leam am feadh a bhithinn ag ìnnseadh mo bhairealan féin mu' n chùis sin.

*Eliah.* Abair romhad; oir tha mise ullamh chum do theagamh a ghluasad.

*Ephenet.* Dh' fhoghlum mi (arsa mise) o na sgriobturan naomha gur buaidh neo-bhàsmhorachd a bhuineas do Dhia a mhàin, agus cha 'n ann do dhaoine, gu h-araidh do chuirp dhaoine, on tha féin-fiosrachadh gach latha a' leigeadh ris dhuinn gu 'm beil sinn bàsmhor. Uime sin, tha Pòl ag innse do Thimoteus, " gur ann aig Dia a mhàin a tha neo-bhàsmhorachd."

*Eliah.* An uair a tha mi 'g ràdh gu 'm beil cuirp an t-sluaigh bheannaicht' an so neo-bhàsmhor, 's ann mu thiomchioll an cuirp ann an staid na h-ais-eirigh a ta mi labhairt, a mach uaithe sin cha n-eil iad buailteach do 'n bhàs ni's mò; tha 'n duine, ann an staid thruaillidh bàsmhor, agus buailteach do 'n bhàs; agus cha n-eil ni sam bith ni 's soilleire dhaibh-san tha a chòmhnaidh 's an t-saoghal no gu'm beil e mar sin, agus tha eadhon cuirp nan anmanna beannaichte a tha 'n so air an glòrachadh anns a' cheart àm air an cumail fo chumhachd a' bhàis. Ach ann an staid na h-aiseirigh, an uair a bhitheas iad air an togail suas a rithist, an sin bithidh iad neo-bhàsmhor. Agus mu'n ni bha thu a' dearbhadh o na sgriobturan, gur ann aig

" Dia féin amhain a tha neo-bhàs-mhorachd." tha e ro cheart: oir is esan a tha gu ro shoillear agus gu ro fhreagarrach mar sin; do bhrìgh nach eil creutair, eadhon duine no aingeal, ann an seadh iomlan, a tha mar sin ach e féin a mhàin. Tha sinne neo-bhasmhor trid a ghràis, agus a deagh-ghean-san ach tha Dia neo-bhàsmhor 'na bhith, agus bha e mar sin o uile bhith-bhuantachd; agus anns a t-seadh sin, is math a dh-faodar a ràdh gur ann aigesan a mhàin " a tha neo-bhàsmhorachd." Agus uime sin cha bhi e neo-fheumail dhuts' an aire 'thoirt, ge be sam bith ni a tha Dia, gu 'm beil e mar sin gu ro shoilleir, agus gu ro fhreagarrach; agus 's ann a thaobh sin a dubhradh mar an ceudna mu thimchioll, Gur " Easan a mhàin a tha naomh," agus nach " eil a h-aon math ach Dia," cha n-eil a h-aon ionraic, cha n-eil a h-aon tròcaireach ach Esan: do 'n robh beannachd, agus glòir, agus urram, agus moladh, gu bràth agus gu bràth."

*Ephenet.* Tha aon ni eile ann am bheachd do 'm bu mhath leam freagradh fhaotainn, agus se sin, air dhomh fhaicinn nach eil a h-aon sam bith eile a fhuair cead teachd do 'n àite so, anns a' chorp, ach a mhàin thu féin agus am fàidh Enoch, a tha thu 'g radh a dh-fhuilig caochla co-ionnan ris a' bhàs, ach gidheadh nach do bhàsaich; ciod an dearbheadh a th' agadsa gu 'm bi cuirp an t-sluaigh bheannaicht', a tha nise fo chumhachd a' bhàis air an togail

a rithist', oir tha mi a' faicinn gu 'm beil iad glòrmhor, beannaichte, agus sona as eugmhais an cuirp, agus mar nach biodh feum ac' orra, 's cian o chnàmh agus a chaith iad 'nan uaighean: ach tha mi 'm baireal gur e 'n dearbhachd is mò agus is soilleire a th' air a phuing so, gu 'm beil Iosa a tha siorruidh beannaichte Uan gun smăl Dhé, a bha gu cinnteach agus gu 'n teagamh màrbh, " a nise beò, agus gu'm bi e beò gu siorruidh."

*Eliah.* Chuir am faidhe stad air mo chòradh, agus thubhairt e Ciod an dearbhachd na's mò na sin bu mhath leat iarraidh ?

*Ephenet.* 'S e na th' agam r'a radh mu'n ni sin, so, nach fhaca corp Iosa bheannaichte riamh truailleachd; agus nach mò dh'éirich neach sam bith eile, a chunnaic riamh truaillleachd gu beatha agus neo-bhàsmhorachd.

*Eliah.* Fhreagair am fàidh mi rithist, ag ràdh, ged a tha e fior nach do thachair a leithid sin gidheadh tha 'n aiseirigh a cheart cho cinnteach do 'n chorp s a tha glòrachadh an anma a nis'; oir mar a bhàsaich an t-Iosa beannaichte na phearsa follaiseach, is amhuil sin a dh-éirich e rithist; agus uime sin a dubradh gur easan " an ceud toradh o na mairbh," is esan ceann na h-Eaglais, agus cha 'n urrainn e bhi coimhliont' as eugmhais a' chuirp, agus bithidh a chorp (se sin) na naoimh air an togail suas a réir òrduigh-san, gu bhi maille ris gu siorruidh. Bithidh an cuirp air a mosgladh as an cadal

màrbh, agus, mar a bha mi cheana 'toirt fainear, air an ath-bheothachadh chum beatha ghlòrmhor neo-bhàsmhor: tha 'n corp na earrainn fheumail de 'n duine, mar a tha 'n t-anam; agus ged nach eil iad idir coimeas ann an oibre naomha, gidheadh tha 'n co-aonachd ro fheumail. Tha e fior, anns an t-saoghal gu 'n robh gniomharran math air an sònrachadh le rùn agus comhairl' an anma, ach bha iad air an coimhlionadh le còmhnadh a' chuirp; agus do brìgh sin tha gach gràs 'ga nochdadh féin ann an gniomharran faicsinneach. Ann am bròn an aithreachais bha deòir air an sileadh leis na sùilean corporra; ann am breth-buidheachais bha 'n teanga air a cleachdadh ann am moladh Dhé: agus gach buaidh a fhuaradh leis an anam, os-ceann gach toil-inntinn pheacach air talamh, 's ann ann an co-chomunn ris a' chorp a bhuadhaich e orra. Agus an urrainn thusa a shaoilsinn (ars am fàidh) gu 'm buin an Dia mòr mhathasach riu cho leth-bhreitheach is gu 'm biodh an t-anam gu siorruidh sona, agus an corp air a thilgeadh air chùl gun sùim: a h-aon dhiù air a ghlòrachadh anns na flaitheas, agus an t-aon eile a' fanntainn anns an duslach? O 'n thòisich iad an turas 'san t-saoghal, gus an deach an corp 'san uaigh, ruith iad an réise araon an co-chuideachd a' chéile agus uime sin sealbhaichidh iad araon an aon duais. An uair a bhitheas crùn fìreanteachd agus glòire

air a thabhairt dhaibh-san a tha beannaicht', air an latha mhòr, ann an sealladh gach uile shluaigh, co-shealbhaichidh araon an t-anam agus an corp an aon urram. Agus tha mi creidsinn (ars' am faidh,) gur leòir na thubhairt mi riut, chum 's nach cuir thu 'n teagamh tuilleadh, staid a'chuirp aig an ais-eirigh.

*Ephenet.* Fhreagair mi am faidh, ag radh, nach robh mi a cuir an teagamh ni sam bith tuilleadh mu 'n phuing sin. Agus dh' iarr mi air dol air aghaidh chum a bhi nochdadh glòir a chuirp ann an staid na h-ais-eirigh. Mar sin chaidh e air adhart, ag radh : —

*Eliah.* Dh' innis mi dhut cheana gu 'm bi cuirp na muinntir bheannaichte neo-bhàsmhor; ach gidheadh, cha 'n urrainn iad a bhi cho neo-bhàsmhor, ri Dia, a tha mar sin air modh cho soilleir agus cho freagarrach, is gur math a thug thu fainear "gur esan a mhàin aig am bheil neo-bhàsmhorachd ;" cha mhò a tha na h-ainglean beannaichte neo-bhàsmhor, a th' air an cruthachadh neo-chorporra, ach chruthaicheadh an duine bàsmhor, agus 's ann trid ceannach an Fhir-shaoraidh bheannaichte, agus ath-nuadhachadh na h-iomhaigh dhiadhaidh a tha e air a dheanamh neo-bhàsmhor. Ni mo tha 'n neo-bhàs-mhorachd a cheannaicheadh mar so air ar son-ne, coltach ri neo-bhàs-mhorachd nan spiorad a thuit o 'n ceud staid, oir tha iadsan neo-bhàsmhor mar an ceudna: ach tha 'n neo-bhàsmhorachd-san do

ghnè a tha toirt cudthrom ro anabarrach do thruaighe; agus tha e na mhallachd cho mòr dhaibh, 'us gu 'n dùirigeadh iad mìle do mhìltean uair gu 'm biodh iad air an caitheamh ás: ach se an neo-bhàsmorachd bheannaichte a tha sinn a' mealltainn, sonas nam flaitheas, agus se a tha toirt dhuinn làn-dearbhadh, gu 'm bi sinn a' mealltainn, tre linne na siorruidheachd an sonas a' tha sinn a nis' a' sealbhachadh, agus uime sin, 's ceart a ghoirear dheth an neo-bhàsmhorachd ghlòrmhor.

III. Tha cuirp an t-sluaigh bheanaichte a th'anns an ionad so, a' sealbhachadh sochair eile, agus 's e sin nach comasach gu 'm fuilig iad doilgheas sam bith, oir tha iad air an saoradh o gach ni o 'm faodadh iad fulang: 's an t-saoghal shìos tha cuirp nan naomh féin gu minig 'nan pàilliunan làn de thruaighe; no mar thaigh-eiridinn, làn de ghalairean, a tha gu coitcheann a' deanamh bàis ni's ròghnaiche leo na beatha. Cia cho tric 's a tha daoine matha féin air am pianadh gu geur le galar-nan-alt, agus air an claoidh gu goirt leis a' ghalar-fhuail, agus le iomadh galar cràiteach eile? Mar sin, ged a bhiodh iad làn de gach ni ris an can daoine bàsmhor beannachdan aimisireil, gidheadh, tha iad sud uile air an deanamh ro shearbh dhaibh, leis na galairibh pianail ud a tha 'nan cuirp. Agus far nach eil a leithid so do chruaidh chasaibh, 'us ann an uair a tha cuirp

dhaoine slàinteach fallain, laidir, agus beothail sunntach, tha iad gu tric buailteach do chruaidh-chàsibh eile, mar a tha acras, padhadh, fuachd, agus nochdachd; nithe a ta deanamh am beatha ro mhi-shuaimhneach dhaibh: tha iad gu tric, an sud, air an druideadh suas ann am prìosanan, agus air am mùchadh eadar ballachan cloiche, mar gu 'm biodh iad air an tiodhlaiceadh beò, agus mar dhaoine air an di-chùimneachadh 'san t-saoghal; nithe, an uair a bheir sinn fanear gu 'm faod sinn a thuigsinn gu 'm beil am beatha ro shearbh dhaibh, fad an cuairt air thalamh. Ach cha 'n eil a leithid sud de dh' uilc a buntainn rinne, 's an ionad shòl-asach so: oir cha 'n urrainn mallachd sam bith teachd diù dhuinn; oir is ann mar mhallachd-an tha iad sud uile, do bhrìgh 's gur ann de toradh a' pheacaidh iad. Tha mo chorp sa 'nis neo-chomasach olc sam bith fhulang, o pheacadh, no bho dhòrainn; agus tha e, tre gràs Mac Beannaichte Dhé a nise na ionad tasgaidh araon de sholus agus de ghlòir; agus 's amhail a bhitheas cuirp nan naomh uile mar an ceudna ann an staid ath-chruthaichte na h-aiseirigh. Agus tha so ga mo thoirt air m' aghaidh chum a' cheathramh sochair a' chur an céill leis am bi ar cuirp gu siorruidh air am beannachadh.

IV. Tha sonas eile a bhitheas ar cuirp a' mealtainn, mar an ceudna, ann an staid bhean-

naichte na h-ais-eirigh, agus 's e sin, gu 'm bi iad, làn-mhaiseach agus cha 'n i so idir aon dhe na sochairibh is lugha; do thaobh nach eil ar cuirp air an talamh, ach 'nan cuirp shuarach, ag aomadh chum truailleachd 's an uaigh, tha ar feòil a' cnàmh agus na lòn do na cnuimhean o 'm beil bòladh gràineil breun ag éirigh; cha n-eil iad anns an t' seadh is feàrr, ach na'n taighean creadha, agus aig am beil an stéigh anns an duslach: ach an so bithidh e air modh eile; oir bithidh cuirp nan naomh air an saoradh o'n anmhuinneachd neo-chiontach sin a bha neo-dhealaichte ri Adhamh ann am Pàrrais, oir be gu 'n robh anam air aonadh r' a chorp a thug bheatha mhothachail nadurra dhasan, a bha gu bitheanta a' ruith seachad, agus mar sin a bha daonnan feumach air ùrachadh chum a bheatha chumail suas ann an neart. Ach, anns an staid bheannaichte so, bithidh an corp air a dheanamh spioradail ann am bhuadhan, agus bithidh beò-bhith na beatha air a chumail suas le cumhachd miorbhuileach an Spioraid as eugmhais beathachadh faicsinneach sam bith; 'us cha 'n e sin a mhàin, ach soillseichidh glòir bhunailteach neo-sheargte annta, a bhitheas mòran ni's òirdhearc na greadhnachas suarach neo-sheasmhach an t-saoghail, agus maise na feòla; agus bithidh iad air an deanamh coltach ri corp glòrmhor Chriosd, a chruth-atharraicheas ar corp dìblidh chum an deanamh coltach r' a chorp ghlòrmhor féin; agus ni e so le mhòr-chumhachd, leis am

beil e comasach na h-uile nithe a thoirt gu ùmhlachd dha féin.

A mhaise ro-urramach òirdheirc so, a chuireas e air a' chorp, s e obair a làmhan féin a bhios ann : agus far an cuir an t-Uile-cumhachdach a làimh, cha n-eil ni sam bith-do-dheanta. Oir tha e cho comasach do'n Dia Uile-chumhachdach, a mhais' oirdhearc so a chuir air a' chorp ann an inbh àrdaichte, agus a thoirt gu staid ghlòrmhor neo-bhàsmhor sa bha e dha a dhealbh air tùs anns a' bhroinn.

V. 'S e cuid eile dhe ar sonas, gu 'm bi ar cuirp beòthail, lùghor, air chŏr 's gu 'n glùais iad le luathas do-bhreathnaichte. Bha ar cuirpe, am feadh a bha sinn anns an t-saoghal shìos, 'nam mill throma, agus 'nan luchd d'ar n-anmaibh; ach 'nan staid àrdaichte bithidh iad air dhòigh eile, oir bithidh iad coltach ri càrbadan Aminadab ; agus gluaisibh iad mòran ni's luaithe na'n eunlaith ann an speuran nèimh.

VI. 'S e ni eile, anns am bi ar sonas a co-sheasamh ann an tomhas mòr an so gu 'm bi ar cuirp ann an staid ath-cruthaichte na h-aisirigh (mar tha mo chorp-sa nise) fìor-ghlan ; agus is sochair ro urramach so ; oir ged a bhiodh gach uile shochair eile a chaidh ainmeachadh, neo-bhàsmhorachd, spioradalachd, neo-bhuailteach do fhulangas, maisealachd, agus lùghorachd againne, gidheadh, na 'm biodh iad peacach mhilleadh e gach

sochair dhiù sud, agus bhitheadh na tha sinn a' sealbhachadh d' a shonas anns na h-ionadan glòrmhor so, air an truailleadh, na 'm b' urrainn peacadh a' thighinn a steach annta. Ach 's ann a tha e an ceart aghaidh sud, oir 's e ar glòir gu 'm bi ar dearbh chuirp fiorghlan, agus cha bhi am ball is lugha de smăl a' pheacadh idir orra. Is fior gu 'm beil cuirp nan naomh 's an t-saoghal shìos air an luchdachadh leis a' pheacadh, agus air an ribeadh le buairidhean, air chor 's gu 'm beil iad a glaodhach amach, "Och, as duine truagh mi! co a shaoras mi o chorp a' bhàis so?" Ach an so meallaidh iad saorsa ghlòrmhor do'n cuirp, air son am beil iad a nis' a' feitheamh gu foighidneach an sud.

VII. Agus anis' co-dhùnaidh mi le a bhi 'g innse dhut gu 'm bi cuirp nan naomh, ann an staid na h-aiseirigh' nan cuirp ghlòrmhor—cho glòrmhor is gu 'm bi iad ro-choltach ri corp glòrmhor ar Fear-saoraidh beannaichte; mar a tha na sgriobturan ag innseadh, agus mar an ceudna an dòigh air am bi sinn air ar n-atharrachadh. 'S e Uan glòrmhor Dhé, Iosa beannaichte, a dh' atharraicheas ar cuirp thruaillidh, agus ghràineil, agus a nì iad coltach r' a chorp glòrmhor féin; 's ann le 'chumhachd-san a bhitheas cuirp nan naomh, a chuireadh ann an truailleachd agus ann an eas-urram air an togail ann an glòir; agus deàlraidh iad

'san ais-eirigh an rìoghachd ghlòrmhor an Athar, ni 's deàlraiche na ghrian.

Agus mar so, a mhic (ars' am fàidh mòr,) nochd mi dhut gu h-aith-ghearr far am beil glòir agus sonas na staide beannaichte so, tha sinn a' mealltain, a co-sheasamh. Cha n-e gu'n d' aithris mi a' mìle earrann de na dh' fhaodadh a bhi air iomradh, 's cha mhò a thuigeadh tus e, ged a dheanainn-sa iomradh air, oir tha sinn a' sealbhachadh nithe ann an so, mar a' *clach gheal*, agus an *t-ainm nuadh*, nach fhios de neach sam bith cò iad, ach iadsan amhàin a tha d'a mealtainn.

*Ephenet.* Air do 'n fhàidh sgur do labhairt thug mi taing dha air son an fhiosrachaidh a thug e dhomh; agus thubhairt mi ris, ged a bha mi neo-chomasach (air dhomh a bhi air mo chòmhdachadh le brat cho tiugh agus cho neoghlan de dh' fheòil) na nithe a chùala mi a thuigsinn uile, no idir na chunnaic mi aithris, gidheadh, gum faca agus gu'n cùala mi ni bu leòir air son dearbhadh a thoirt dhomh gu siorruidh mu òirdhearcas agus cìnnticheadh na nithe nèamhaidh, a tha cho liutha 's an t-saoghal shìos a' cuir an teagamh, agus cho tearc a creidsinn. Ach na biodh miothlachd air mo Thigearna (ars mise ris an fhàidh,) ma dh' iarras mi freagradh ann am beagan nithe fathast.

*Eliah.* Labhair; agus ni mise mo dhìchioll air do làn thoileachadh.

*Ephenet.* 'Se 'cheud ni a b'àill leam fhoidh-

neachd (ars mise) cionnas is urrainn a' mhuinntir bheannaichte a th' ann an so (nach eil ach nan creutairean crìochnaichte, ged a tha iad mar so air an glòrachadh) beachd-inntinn cho iomlàn a bhi aca do'n Trionaid a tha do-rànnsaichte, agus neo-chrìochnaichte, 'us gu 'n aithnich iad e "amhuil mar a tha sinn féin air ar n' aithneachadh," mar dhearbh thu dhomh cheana, mar do thog mi mearachdach thu tre 'm aineolas?

*Eliah.* Ann an labhairt mar sin riut, cha do dhearbh mi dhut ach na tha do réir nan sgriobturan; oir dh' innseadh le abstol nan cinneach, ann an laithibh fheòla dhaibh-san a bha san àm ag àiteachadh an domhain, "nach fhac iad ach gu dorch mar troimh ghlaine"—ach anns na h-ionadan dealrach so "gu 'm faiceadh iad e aghaidh ri aghaidh;" 's an àm sin nach b' aithne dha féin ach ann an cuid, ach an uair a thigheadh e do'n àite so, "gu 'n aithnichadh e eadhon mar a bha aithne air a ghabhail air féin." Ach, a mhic (ars am fàidh) cha n-eil na briathran so gu bhi air an tuigsinn do réir seadh lòm na litreach, oir 's co math dh' faodadh a' ghrian, a tha toirt soluis do'n t-saoghal, a bhi air a còmhdachadh le srad de theine 's a dh' faodadh an Dia a tha neo-chrìochnach do rànnsaichte, a bhi air a bhreithnachadh leis an ìnntinn crìochnaichte a tha againne: ach fada os-ceann na seallaidhean is soilleir' a tha so-dheannta dhuinne fhaotainn de

Dhia, gidheadh tha lānachd fhoirfeachd, air nach ruig èolas nan spiorad dealrach, glòrmhor, is ro-fhòghlumte tha ghnà a' feitheamh 'na rìgh-chathrach; agus, uime sin, tha 'm facal sin, "mar a tha sinn air ar n' aithneachadh," a thug dhuts ceannfàth, a sheadh fheòraich dhiom-sa, gu bhi air a thuigsinn mar *cho-sàmhlachd* a mhain, tha solus dorch na coinnle a' soillseachadh cho cìnnteach ri solus dealrach na gréine; ach cha 'n eil iad co-ionnan ann an greadhnachas. Agus, uime sin, se an t-iomlan do ni's urrainn mis' a ràdh mu na phùing so, gu 'm beil eòlas againne 'san àite so cho iomlan air an Dia bheannaichte 'sas comasach de chreutairean cruthaichte fhaotainn, no iarr-aidh le'n cridhibh.

*Ephenet.* Thug mi an sin taing do 'n fàidh mhòr, agus thuirt mi ris gu 'n tug a fhreagradh làn riarachadh dhomh; agus gu 'm faca mi nach e a mhàin fàillinn a bhi na 'm thuigse, a thug orm an dragh a chuir air.

*Eliah.* Tha thu fathast ann am mearachd mu thimchioll na staid anns am beil mis, ars am fàidh; oir cha 'n eil trioblaid no a leithid idir an so; cha 'n urrainn e a bhith: oir se a bhi craobh-sgaoileadh eòlas an Dé a tha siorr-uidh beannaichte, agus a' nochdadh a bhuadhan oirdheirc dealrach bith-bhuan, agus a' foill-sachadh a ghlòire tha, agus a bhitheas a' toirt an toileachas-inntinn agus an tlachd is mò do n

t-sluagh bheannaichte a tha 'n so ; tre linntean do-àireamh na siorruidheachd.

*Ephenet.* An sin, dh' innis mi do 'n fhàidh naomh' le aoidh earbsach am ghnùis, gu'n robh ceist eile agam fhathast d' am bu mhath leam freagradh fhaighinn uaithe.

*Eliah.* Abair air t-adhaidh agus bheir mise freagradh dhut.

*Ephenet.* Chunnaic mi am measg a mhor àireamh de dh' anmannan beannaicht' air an deach mi seachad, mar a bha m' fhear-iùil ga'm threòrachadh gu so, cuid a bha soillseachadh 'nam bheachd-sa ni bu ro shoilleire no cuid eile; agus a thaobh so 'se mo dhùrachd fhiosrachadh am beil no nach eile, eadar-dhealachadh ìnbhe am measg an t-sluaigh bheannaicht' a th' ann an glòir.

*Eliah.* Se gràdh do Dhia, agus co-chomunn ris, is ceannfàth do 'n t-sonas agus do 'n ghlòir a tha 'n slùagh beannaicht' a tha 'n so a' mealtainn ; agus se a ghnùis àdhmorsan, mar a thuirt mi roimh, an tobar bhith-bhuan o 'm beil e sruthadh. Mar is mo a chì sinn, 's ann is mo ar gràdh : agus tha gràdh a co-chumadh ar anmannan ri gnè beannaichte cus-bair a ghràidh: agus is ann uaithe sin a tha ar glòir ag éirigh : agus feumaidh e bhith gu'n dean sin eadar-dhealachadh ìnbheachd an glòir Cha n-e gu 'm beil cion gràidh do Dhia ann an neach sam bith do 'n t' sluagh bheann-aichte an so, oir tha sin do-dheanta: oir cha n-

eil aon anam am measg luchd-àiteachaidh beannaichte an ionad dhealraich so, nach eil a' cliùthachadh agus a' gràdhachadh an Dia a ta siorruidh beannaichte le 'n uile chumhachd agus le uile bhuadhan anma. Ach gidheadh, do bhrìgh 's gu 'm beil eadar-dhealachadh cumhachd agus bhuadhan ann feumaidh an gràdh, agus an glòir a bhi mar sin mar an ceudna. 'S cha mhò a tha gearan na diomb air neach sam bith, air son glòir aoin eile a bhi ni 's mò na 'ghlòir féin: ach 's ann a tha Dia air àrdachadh ni 's ro mhò leo mar thobar shiorruidh an uile shonais. 'S cha mhò a tha àite annta air son smuaineachadh air dhòigh eile: oir cò is urrainn gearan a' dheanamh, 'nuair a bhitheas uile chomasan gach anam beannaichte cho ath-lionta de sruthaibh deàlrach na Diadhachd, us nach urrainn e tuilleadh a chumail. Tha 'n Dia a ta siorruidh beannaichte na chuan gun chrìoch de sholus agus de bheatha, agus tha aoibhneas agus sonas daonnan a' lionadh gach soitheich a th' air a chur ann, gus nach gabh iad tuilleadh; agus ged a tha na soitheichean de dh' iomadh seòrsa, am feadh a tha gach aon dhiù làn cha n-urrainn iad a' bhi gearan. Thuilleadh air sin tha gach anam beannaicht' a tha 'n so air an tabhairt, cha 'n-ann a mhàin gu bhi a co-aontachadh, ach eadhon a chum bhi 'gabhail a leithid de thoil-inntinn agus de thlachd ann an deagh-ghean Dé, 's gu 'm beil an sòlas gu h-iomlan a co-sheasamh ann-san. Mar so,

ged a tha na reulltan a th' anns na speuran fa leth glòrmhor, gidheadh, do bhrìgh 's gu 'm beil iad eadar-dhealaicht ann am meudachd, "tha aon reull a toirt barr air aon eile 'an glòir;" agus uime sin, mar tha na sgriobturan ag innseadh, is amhuil a bhitheas ann an staid na h-aiseirigh. Se mo fhreagradh uime sin, do 'd cheist, gur iadsan aig am beil na cumhachdan inntinn is farsuinn 's mò a tha gràdhachadh Dhé, agus le sin tha iad air an co-chumadh ni 's mò r' a choltas glòrmhor féin agus 'se sin inbhe no staid is glòrmhoire ni a ta so-dheanta do néimh a bhuileachadh.—Agus na cuireadh so ioghnadh ort; oir, eadhon am measg luchd-frithealaidh deàlrach Dhé, na h-ainglean bheannaichte, tha caochla ìnbhe 'nan dreuchdan, agus eadear-dhealachadh ìnbhe an glòir. Agus theagamh gur cuid dhiu-san air na ghabh thusa bheachd air dhut a bhi tighinn an so.

Am feadh a bha mi mar so a' còmhradh ris an fhaidh naomha, agus le mòr thlachd ag éisdeachd freagradh nan ceistean diomhair a ghuidh mi air fhuasgladh dhomh, chunnaic mi cruth dealrach a' tighinn d' am ionnsaidh, ag radh, "O! Ephenetuis, am beil thus' an so?"

Air dhomh a bhi fo iongantas a' cluinntinn luaidh air m' ainm mar so, thionndaidh mi gu grad, agus bhreathnaich mi air ball e Iunius uasal, mo charaid a dh' eug o cheann ghoirid a labhair rium mar so.

*Iunius.* Ephenetuis mo ghràidh, is éibhinn leam t' fhaicinn anns na h-ionadan beannaichte so; ach tha iongantas orm t' fhaicinn ànn gun a bhi dealaichte bho do chorp bàsmhor:—innis dhomh, a charaid, cionnas a thainig tu 'n so, agus mar an ceudna cia mar a fhuair thusa an comas so; oir 's e gu 'm beil e cho mi-ghnàthaichte is aobhar gu'm beil mi cho déigheil air fhiosrachadh.

*Ephenet.* Bha mi cho éibhinn air son fear do'm shean luchd-eòlais fhaicinn, agus fear a bha cho caoimhneil rium anns an t-saoghal shìos, 's gu 'n rùnaich mi a' ghlacadh na 'm uchd; ach dhiùlt e so, ag ràdh rium gu ciùin, gu 'n do leag e sìos a chorp o cheann amuill, agus gu 'n dh' fhàg se e air an talamh aig fois (ann an dòchas) gus an tigeadh an aiseirigh; agus ged a bha e fathast gun amharas tàrbhach, gidheadh gu 'm bu tàirbh e, a bha neo-mhothaicht le aon dhiùsan a tha bàsmhor.

Ach cionnas a thainig thu 'n so, (ars esan, a rithisd ni bu ro dhéinne) a' d' chorp bàsmhor neo-atharraichte?

*Ephenet.* Dh' aithris mi 'n sin dha n'a thubhairt mi ri Eliah, agus dh' innis mi an t-iomlan dha de na chuir mi sìos mar roimhradh do 'n aisling so, mu thimchioll an dòigh air an robh mi araon air mo bhuaireadh agus air mo shaoradh.

*Iunius.* Ma tha, Ephenetuis, ars Iunius òirdheirc, tha mi faicinn mar sin, gu 'n robh feum ni

bu leòir air son a leithid de theagasg a chuir a'r chois 's an t-saoghal bhochd a tha shìos 's a dh' òrduich mis' an deigh mo bhàis gu dearbhadh a thoirt air bith Dhé an aghaidh an t' seòrsa dhaoine sin is measa gu mòr na iadsan a th' ann an ifrinn, oir tha iadsan a' creidsinn bith Dhé, agus a criothnachadh roimh 'cheartas. Ach gu 'n cuireadh tusa, a charaid, ars esan, a rinn aideachadh o cheann fhada d' a fhìrinn, agus a mhothaich a mhathas ann an tomhas cho mòr, a bhith an teagamh, gu cinnteach is ni neo-àbhaisteach e, agus ni gur gann a chreidinn e, tha sin a' toirt aobhar as ùr dhomh gu 'bhi 'cliùthachadh an Dé ta siorruidh beannaichte, a shaor mi nise tre lànachd a mhaitheas, o gach ceap-tuislidh a bha nàmhaid cuilbheartach anmannan a' cuir romham ; agus a ghléidh mi mar so sàbhailt tearuinnt' air son a rìoghachd néamhidh féin : gu ma beannaichte gu sìorruidh gu 'n robh ainm naomha-san !

Air do Eliah beannaichte na thuirt mo charaid Iunius rium a' chluinntinn, thuirt e rium gu 'm fàgadh esan mi nise maille ri mo charaid ; agus mu'n do mhothaich mi dh' fhalbh e mar le sgiathibh. Agus air dhasan ar fágail labhair mi mar so ri mo charaid òirdheirc :—

*Ephenet.* Iunius mo ghràidh (arsa mise) cha do chuir mi riamh an teagamh nach robh thu air aon de luchd-àitichidh beannaicht' an ionaid so; oir dh'fheumadh e bhi gu'm faigheadh aon a bha cho cliùiteach riut-sa air son t' eud lasarach, soilleir, duais da réir.

*Iunius.* O, Ephenetuis! (ars esan) na'm biodh tusa air do rùsgadh de do bhàsmhorachd aon uair, smuainticheadh tu air mhodh eile: chitheadh tu an sin cho fada 's a tha iadsan gearr air an duais is lugha thoilltinn, a rinn na b' urrainn ia nns an t-saoghal shìos; agus chitheadh tu mar an ceudna gur gràs a mhàin a tha saor agus, a' toirt an anma chum glòir neo-thoillteannach, oir cha do cheannaicheadh na flaitheas le luach sam bith eile ach le fuil luachmhor an Fhir-shaoridh; aig an robh a ghràdh 'na bhàs, agus a thròcair ann an saoradh, cho do-labhairt agus cho ro mhòr 's gur gann a bhitheas bith-bhuantachd fada ni's leòir gu chur an céill.

*Edhenet.* Ma tha (ars mis') Iuniuis aithrigh.

*Iunius.* Na gairm mis' (ars esan,) airigh oir cha n-eil a h-aon aithrigh an so, ach Esan a tha 'na shuidh air an rìgh-chaithir, agus Uan Beannaichte Dhé, agus 's e gach uile ghlòir a chur as a leth-san, cuid mhòr de ar sonas an so; oir tha àireamh mòr de dheich mìltean de naoimh agus de dh' ainglean timchioll na righ-chathrach, a ghnà a glaodhaich le guth aird, agus ro bhinn, " Is aithrigh an t-Uan a chaidh a mharbhadh, air cumhachd, agus saibhreas, agus gliocas, agus neart, agus urram, agus glòir, agus moladh fhaotainn." Cha n-eil, cha n-eil (ars esan) Ephenetuis, ni sam bith air a chuir á leth nan creutairean an so: oir tha iadsan a tha 'g iomchar nan crùn

is dealraich ga'n tilgeadh sìos an làthair na rìgh-chathrach, ag radh, " Is aithrigh thusa, a Thighearn, air glòir, agus urram, agus cumhachd fhaotainn."

*Ephenet.* Iuniuis mo ghràidh (arsa mise) cuir suas leam, rè tiota, do bhrigh 's gu 'm beil mi fathast air mo luchdachadh le bàsmhorachd : O nach ann a bhithinn air mo sgaradh uaithe, chum 's gu 'n amhaircinn maille riutsa air an Trionaid mhòir ! agus gu amharc mar sin, chum a bhi air mo chruth-atharrachadh coltach ris-san, an ni is e (mar chuala mi Eliah beannaichte ag innseadh) iomlanachd gach sonais.

*Iunius.* Ephenetuis mo ghràidh (ars Iunius, le gnùis a bha araon taitneach agus caomhail) 'se an taisbean àdhmhor gun teagamh iomlanachd ar sonais uile an so, 's a tha mar an ceudna a' lionadh ar n-anmannan le gràdh agus caoimhneas a tha do-labhairt, agus nach eil aithnichte ach dhaibhsan a mhàin a tha 'ga mhothachadh. Ach innseam dhut, Ephenetius, nach urrainn na comasan is neartmhoir' agus is ro fharsuinn' a tha aca-san aig am beil na beachdan inntinn is ro shoilleire an so, ach tomhas ro bheag a ghiùlan dhe na baoisgeanan ro bhoisgeil a tha sruthadh o ghlòrmhorachd na diadhachd, tha iad cho ro ard urramach ; oir cha n-eil cosamhlachd sam bith eadar na bitheannan cruthaichte is urramaich agus glòir do-labhairt a Chruthadair mhòir.

*Ephenet.* O Iuniuis uasail, (ars mise) tha mi cheana toirt creideas iomlan do na labhair thu; ach gidheadh air leam gu 'm bu mhath leam uirread 's as comasach dhomh fhiosrachadh de na nithe sin nach urrainn mi ni's leòir fhiosrachadh am feasd. Agus do bhrìgh 's gu'm beil fhios agam nach eil ni sam bith is taitniche leatsa no bhi daonnan, a' nochdadh glòir Ughdair mòr ar sonais, na diùlt Iuniuis chaoimhneil, do d' charaid an toileachas-inntinn cluinntinn o d' bhilibh-sa, mu oibribh cumhachdach, iongantach a ghràidh dhiadhaidh a chum 's gu 'n cuidich mi thu gu bhi seinn a chliù; agus foillsich dhomh mar an ceudna, diomhaireachdan a fhreasdail, nithe tha do luchd-àiteachidh an t-saoghail shìos na'n ceisdean dorcha, ach a tha nis' air am breithnachadh gu soilleir leatsa, do bhrìgh gu 'm beil do thuigs air a soillseachadh.

*Iunius.* 'Se cliù na Mòrachd dhiadhaidh 'Ephenetuis mo ghràidh, a bhitheas na stéigh chumhachdach do 'r n-òrain tre uile linn na siorruidheachd, s' am beil naoimh agus ainglean a coshéirm le chéile, ann an togail fonn nan òran as aird séis. Agus, uime sin, bheir mise freagradh dhut gu suilbhir anns an ni sin a dh' fheòraich thu dhiom; chum 's gu 'm faic thu, anns na rinn e, gur aithrigh esan a mhàin air do ghràdh, agus air gach moladh a bheir sinn dha. Oir cha n-eil an gràdh is laiste tha na naoimh bheannaichte agus na h-ainglean

glòrmhor uile a tabhairt dha, ach na bhoisgeannan de 'n ghaol leis am beil e féin ga 'r gràdhachadh; oir tha esan a' laidhe ann an uchd a ghràidh, ag innseadh dhuinn, "Tha gràdh againn dhà-san, do bhrìgh gu 'n do ghràdhaich esan sinne air tùs." Uime sin, m' Ephenetuis ionmhuinn, do bhrìgh 's gur e gràdh Dhé dhuinne is stéigh d' ar gràdh dhàs-an, leig dhomh air tùs beachd air a' ghràdh dhuinn a nochdadh dhut, agus na buannachdan a tha 'g éirigh dhuinn uaithe sin, a tha cho ro-lìonmhòr 's gu 'm beil iad do-àireamh, tha 'n àireamh cho anabarrach is nach measar iad le cunntas sam bith. Ach, a chum 's gu 'n nochd mi dhut e mar bha thu 'g iarraidh, ann a fhior sholus, feuchaidh mi dhut air tùs cho fada 's a tha sinn an comain a ghràdh agus a mhaitheas-san, air son gach caoimhneas agus deagh-ghean a dheònaich e dhuinn anns an t-saoghal gu saor agus gu neo-aithrigh. Agus, uime sin, gu toiseachadh—

*Anns a' cheud àite.* Bha sinn an comain fhiùghantais anns an t-saoghal shìos air son gach ni math a shealbhaich sinn; oir 's ann 'na chomain-sa bha sinn gu h-iomlan air son gach ni a bha sinn, agus a tha sinn gu shealbhachadh—"oir 's e rinn sinn 's cha sinn féin;" agus bha sinn 'na làmhan-sa coltach ris a' chriadh ann an làmhan a' chriadhadair, air chor is gu'm faodadh e creutairean sam bith eile a dhean-

amh dhinn: ni-eadh, ach ni's mò, bha an ni dhe an d' rinneadh sinn cho beag is na 'm b'e a thoil féin e, gur math a dh' fhaodadh e ar fàgail ann an staid na ceud neoni anns an d' fhuair sinn ar bith an tùs. Feumaidh e bhi, mar sin, gur e ghràdhsan toiseach agus ceud-thùs tobar nam beannachd; cha n-eil gach uile bheannachd eile ach mar shruth-fheadanan, troimh am beil a ghràdh a ruith thugainn; agus esan nach eil a breathnachadh sin uile tha e gun léirsinn. Theagamh gu 'm faigh duine cliù le 'ghliocas, agus le' shaothair-eachadh gu dìcheallach, a' càrnadh suas ionmh-asan; ach nach ann o Dhia a fhuair e an glioc-as sin, agus nach tug e dha comas gu saoth-aireachadh, agus soirbheachadh mar an ceudna, ged a rinn e-san uaill á' chinneas féin? Tha Dia a' toirt dhuinne na h-uile ni a tha sinn a' sealbhachadh, ceart cho cinnteach 'sa bheireadh duine uasal saibhir gach ni aimsir-eal a bhiodh a dh'uireasaidh air déirceach bochd dha,'nuair a bheireadh e dha mìle pund-Sasunn-ach, oir le sin dh' fhaodadh e aodach, a's lòn, agus gach ni eile a bha dhìth air a cheannach.

*Anns an dara h-àite.* Ach a bharr air uile thiodhlaicean luachmhor a tha e toirt dhuinn dhe a thoirbheartas, bha iomadh ni o 'n robh sinn air ar saoradh 's an t-saoghal shìos, a tha deanamh maitheas Dhé ni's ro luach-mhoire dhuinn; nithe theagamh nach robh cho so-

fhaicsinneach 's an t-saoghal sin, gidheadh nach robh air am meas ni bu lugha luach leosan a bhreithnich iad gu ceart, agus nithe nach measar am fior luach ach leo-san a mhàin a tha da'n easbhuidh. Ged nach deannain-sa, Ephenetuis mo ghràidh, ach do smuaintean a ghiùlan gu *long-iomraidh nan tràillean* agus na braighdean truagha tha ceanghailt le slàbhruidhean nan ràimh, agus buailteach do na h-uile doilgheas agus cruaidh-chas o'n chuan doinnionnach, agus gidheadh, a thaobh an laimhsichidh an-iochdmhoir a tha iad a faotainn air tìr, 's lugha an eagail o'n chuan na o chala sam bith eile, ach am bàs: no na'n togainn cùirtinean leapaichean na muinntir thìnn, agus iad-san a th' air an leapaichibh bàis, agus gu 'm feuchainn dhut an sealladh, gruamach, muladach, sin, 's am beil cho liugha sa tha fann agus air seargadh as le pian an easlaintibh, 's a tha cho cràiteach ri 'n giùlan, 's gur e am bàs bu roghnaiche leo na beatha: no na tugainn thu a steach do na taighean eiridinn, agus gu 'm feuchainn dhut gach seòrsa riochd' agus cumaidh anns am beil truaighean an duine r' a fhaicinn an sin, nach smuaintichadh tu, Ephenetuis chaoimh, gu'm bu tròcairean a bhi saor o'n leithidibh sud? Agus nach tigeadh dhuinne mòr mheas a chuir air sàr-mhathas an *Dé* sin a rinn sinn eadar-dhealaichte uapa-san mar so, 's a shaor sinn o gach seòrsa thruaighean do 'm beil feòil bhàsmhor buailteach? Cha 'n

e nach eil a ghliocas a' faicinn iomchaidh air uairean a chloinn ionmhuinn féin fhiosrachadh agus a smachdachadh le tinneasan fada agus le piantan geura, agus cruaidh-chasean duilich eile o 'n leth a muigh: ach tha so, Ephenetuis, mo chridhe na dhearbheachd ni's mò air a ghaol, chum an coimhid o ghalaraibh gabhaltach am peacannan a tha mòran ni's miosa na iad sud, agus chum an leighis o na droch cleachdanan a bha aca roimhe. Nach fhac thu, Ephenetuis (anns an t-saoghal shìos), màthair caomh a cuir cungaidh leighis loisgeach gheur ri muineal a leinibh ionmhuinn, 'nuair a bha eagal oirre gum falbadh e le gradthinneas? Agus nach do thuig thu uaithe sin, gu 'm beil dragh agus goirteas an iocshlaint leighis air a mheas ni's lugha cunnart nan tinneas tuiteamach? Mar sin, 'nuair a chì sinn an Dia a ta siorruidh beannaichte, ar n-Athair nèamhaidh, a cur anmhuinneachdan agus càmparan an car na muinntir sin a ghràdhaich e, chum an saoradh o uachdaranachd a' pheacaidh; do bhrìgh 's gu 'm beil e 'na leigh ro ghlic agus ro chaoimhneil, air son leigheas le iocshlaint a bhiodh ni's mios a na'n galar.

Faodaidh tu a chùimhnachadh, Ephenetuis, gu 'm beil Dia le Maois a' toirt rabhadh faicill do na h-Israelitich, air eagal gu'n tugadh soirbheas (a tha cho ullamh gu daoine a chur an di-chùimhne air gach ni eile ach an toilinntinnean féin) orr' a radh 'nan cridhe, "Fhuar mo

chumhachd, agus neart mo làimhe, an saibhreas so dhomh;" ach 's ann a tha e a' toirt àithne dhaibh ceart an aghaidh sin, ag radh, "Cùimhnaichidh tu 'n Tighearna do Dhia, oir is esan a bheir comas dhut beartas fhaighinn." Agus bha feum ni bu leòir air a leithid so do rabhaidh, oir bha sinn ro ullamh gu di-chùmhnachadh gur e "Dia a thug 'dhuinn ar sìol ar fìon, agus ar n-ola;" ach,—

*Anns an treas àite.* Tha 'n Dia mathasach gu mòr a moladh dhuinn buanachadh 'na ghràdh, thug e dhuinn 's an t-saoghal shìos, earlais air nithe matha spioradail, agus air gach aoibhneas ris an robh ar dùl, agus rinn e eadhon an t-earlas mòr n'as leòir chum a bhi beathachadh air tre chreideamh le muinghinn; nithe a bha da rìreadh de luach ni bu mhò, agus fada os-ceann na h-uile toilinntinnean diombuan a bh' air iarraidh oirnne a thréigsinn, chum ar còir do thoilinntinnean siorruidh a chumail.

Ach ged a bha na beannachdan a bhuilich an Dia uile beannaicht' oirnne 'm feadh a bha sinn anns an t-saoghal cho mòr agus cho lionmhor 's gur math a thigeadh dhuinn an ghabhail mar stéigh iomchaidh air son a bhi 'ga chliùthachadh anns na flaitheas; gidheadh tha a ghràdh-san ni's buaine no ni sam bith a tha 's an t-saoghal shìos: cha n-eil e bàsachadh maille ri ar cuirp: na coltach ri gnà cleachdach ar càirdean anns an t-saoghal sin,

a théid leinn gu bruach na h-uaighe, agus a dh'fhàgas sinn an sin; cha n-eil Ephenetuis, 's ann a tha gràdh Dhé a' soillseachadh ni 's ro shoilleire, 'nuair a tha ar sùilean dorch air an dùnadh; agus sann a tha e dlù-leanmhuinn ni's dlùithe ris an anam 'nuair a tha e air a thréigsinn leis a' chorp; agus a toirt deagh aobhar do gach anam beannaicht' a tha teachd an so, gu ràdh mu thimchioll, mar thuirt Naomi o chian ri Boas, "nach do leig e dheth a chaoimhneas do 'n t-sluagh bheò agus do na mairbh." Agus uime sin, "a nise gu cinnteach (mar thubhairt an tì a b' ionmhuinn le ar Slànaighear mòr) is sinne mic Dhé, agus cha n-eil e soilleir fathast ciod a bhitheas sinn: ach a ta fhios againn 'nuair a dh' fhoillsichear esan, gu 'm bi sinn coltach ris." Agus 's e sin an t-aobhar mu'm beil mis' an dràsta 'toirt cliù dha.

'Se gràdh Dhé, an Dia a ta siorruidh beannaichte, Ephenetuis, a tha mar so ga 'r gabhail a steach do na flaitheas: tha na nèamhan 'nan ionadan dealrach anns am beil uirread de shonas, 's gur gann a tha sinn a meas a measg ar sòlasan gur e na nèamhan an t-ionad 'sa m beil sinn 'ga 'm mealtainn. Agus tha oirdhearcas nan nithe a tha sinn a sealbhachadh an so, cho fada os-ceann na bha sinne an dùl 'sa bhios nithe talmhaidh meallta dhaibh-san a tha 'ga 'n sealbhachadh, 'nuair a bhitheas iad air an deanamh falamh dhiu. Oir chual thu cheana an

t-Abstol ag innseadh dhuinne, "Nach fhaca sùil, 's nach cuala cluas, 's nach tainig e riamh an cridhe dhuine, na nithe a dh' ullaich Dia dhaibh-san a tha ga ghràdhachadh." Agus a nis' Ephenetuis, tha ar féin-fhiosrachadh ag innseadh dhuinn gur ann mar so a tha: cha n-e gu 'm beil na sòlasan fior-ghlan a tha sinn a'sealbhachadh, a' striochdadh d' ar comasan breithnachaidh, ach tha iad glòrmhor ni 's leòir chum ar beachd-smuaintean a thogail suas. Oir ge b'e sam bith ni a dhealbh ar mac-meanmain 'san t' saoghal shìos, mar na beachdan-inntinn a b' iomlaine, agus na barailean bu shoilleire de shonas coimhlionta, tha ar mothachadh féin a nis' air ar sonas ni's mò no bha sinn an dùl a' dearbhadh dhuinn gu soilleir, gu 'n tainig sinn fada gearr, air na tha sinn a nis' a' fiosrachadh. Tha na flaitheas na fhonn cho torrach air son sonas a mhàin, 's gu 'm beil eadhon ar mearbhuill agus ar mearachdan, am feadh bha sinn 's an t-saoghal shìos a' co-oibreachadh le chéile an so chum ar sonais, agus tha e 'na ionad anns am beil uirread de ghnè mòrachd an Tì do 'm buin an tiodhlaic so, is nach eil eadhon na sgriobturan féin a' toirt dhuinn ach cunntas ro ghearr mu thimchioll; agus cha n-e mhàin gu'm beil e togail ar smuaintean de cusbairean saoghalt, ach tha e mar an ceudna ag ardachadh ar smuaintean os-ceann ni sam bith a b' urrainn ar mac-meanmainn a' dhealbh 'san t-saoghal.

Agus cha ghabh thu iongantas, Ephenetuis,

gu'm beil a' chùis mar sin, ma bheir thu fainear, nach e a mhàin gu'm beil ar comasan tuigse air an sàsachadh le cusbairean freagarrach taitneach, ach gu'm beil iad mar an ceudna air an ardachadh agus air an cuir am farsuinneachd, air choir 's gu'm beil ar cumhachdan inntinn araon a fàs mòr agus air an lionadh. Tha fhios agad, anns t-saoghal shìos, an naoidhean sin a tha fathast druite anns a' bhroinn, nach urrainn beachd-inntinn a bhi aige an sin air an taitneas, a bhitheas aige o'na caithreaman binn' agus o na cusbairean soillseach a bhios air an nochdadh dha 'n deigh a bhreith. Agus an naoidhean ceudna, am feadh a tha e an aois a leanbachd, ged a dh' fhaodas e amharc le tlachd air dealbhan a tha gu snasmhor air an tarrainn, agus air an dath, gidheadh cha 'n urrainn e smuaineachadh air an toileachas a bheir na cusbairean ceudna dha 'nuair a bhios a bheachd-inntinn air deanamh tuigseach le aois agus fòghlum, agus an uair a bhios e air a dheanamh comasach gus na modhannan urramach a th' air an ciallachadh leis na dealbhan ud a thuigsinn. Tha leithid so do shochairibh dà-fhillte aca, Ephenetuis, maille ris gach beannachd eile a th' air an deònachadh dhaibh-san a th' air an leigeadh a staigh do na h-ionadan naomha so. Oir a thuilleadh air an t-seòrsa chusbairean so (ma dh'fhaodas mi chainnt a chleachdadh) a tha cho nuadh agus cho dualach do'n ionad so 's nach b' urrainn na beachdan ud a theachd gu bràth fo'n

aire mar bitheadh iad air an ceadachadh an so: a bharr air so, tha ar cumhachdan inntinn a tha nis' air am meudachadh ga 'r deanamh comasach, eadhon gu cusbairean aitheneachadh bha buileach neo-aithnichte dhuinn roimhe, agus a chum na nithe sin a bhreithneachadh a bha roimhe do-bhreithnaichte leinn, o 'm beil ni's mò gu mòr de thoil-inntinn agus de thaitneas ag éirigh dhuinn, no bh' againn rìamh roimhe.

Na biodh iongantas ort, Ephenetuis, air son gu'm beil mise cleachdadh cainnt' nach b' àbhaist dut a chluinntinn, ann an toirt mion-chunntas dhut mu na nithe glòrmhor-so, do bhrìgh 's gu 'm beil mo chusbair dealrach ni's fhaide gu mòr os-ceann ar molaidh-ne, na tha 'n t-ionad beannaichte so os-ceann na talmhuinn. Oir ged a dh' fhaodas tu mo bhriathran a mheas atmhor le ro dhealas, gidheadh is math a dh' fhaodar nithe a mheasar thar chòir, a chleachdadh ann an toirt mion-chunntas air na beannachdan sin, nach eil a' deanamh nan nithe sin a mheasar thar chòir, ach a mhàin mar gu 'm biodh iad mar sin; oir tha aoibhneasa nam flaimheas a' taisbeanadh (mar tha na reulltan anns an t-saoghal shìos, do bhrìgh 's gu 'm beil iad cho fad as) gle bheag, ged a tha iad gu 'n amharas cho ro-mhòr 's gu 'm beil an aon is lugha dhiù ni 's mò gu mòr na cusbair sam bith a th' air an talamh; ni-headh, ach ni's mò na'n cruinne-cè gu léir. Agus,

uime sin, Ephenetuis, tha mi feuchainn (le bhi toirt fainear gu 'm beil thusa fathast air do chòmhdachadh le bàsmhorachd,) air cunntas a thoirt dhut mu nithe nèamhaidh, le ùr-iomradh os-ceann do bheachd-sa, chum beachdan ni's urramaiche na iad sin a th' agad a nise thoirt dhut.

Oir an so, Ephenetuis, tha 'n sluagh beannaichte a' mealtainn sonais ni 's leòr chum nam bairealan mearachdach a dhealbh sinn dhuinn féin 'san t-saoghal-shìos a chur ceart. Tha sinn air ar teagasg an so, gus na beannachdan a tha sinn a' sealbhachadh ainmeachadh, agus gu 'n luach mar an ceudna a mheas, beannachdan a th' air an deanamh suas le co-thional gach iomlanachd, agus le bith-bhuantachd de gach fior shonas a' làn mhealtainn ar n-uile iarrtas. Cha n-e mhàin gu 'm beil sinn a' faicinn nan naomh beannaichte ann an so, a bha sinn le mòr mheas ag amharc air an talamh, ach tha sinn air ar deanamh coltach riubha. Se spioradan nam fìrean sin mu'm beil na sgriobturan naomha 'g innseadh dhuinn a tha air an deanamh foirfe is còmpanaich chaoimhneil, bhunailteach dhuinn an so, an co-chomunn beannaichte, tha, cha n-e mhàin a' ghabhail rinn gu suilbhir, ach a tha mar an ceudna air a meudachadh leinn. Ann an so, tha sinn ag amharc nan spiorad glòrmhor, d' an gnè a bhi air an còmhdachadh le soilleireachd ro

dhealarach, is ged a chuir siad iad-féin ann an riochd cho dìblidh dhuinne air an talamh, gidheadh gur gann a chùmte sinn o chusbairean aoraidh a' dheanamh dhiù an so.

Ach os-ceann na h-uile ni eile, Ephenetuis, mo ghràidh tha sinn a' faicinn an so sealladh, agus is math a b' fhiach dhuinn bàsachadh air a shon. Uan beannaichte Dhé a mharbhadh o bhunait an domhainn, ann an comhairl na diadhachd, an Slànaighear glòrmhor sin, mu 'm beil na sgriobturan a' toirt dhuinn cunntas cho urramach agus cho taitneach; a rinn agus a dh' fhuilig air ar son-ne nithe cho ro thoillteannach, araon le fhoirfeachd neo-chriochnaichte, agus le 'thiodhlaicean do-mhiosraichte. Tha, Ephenetuis, tha sinn 'an so a' faicinn am pearsa diadhaidh naomha sinn, a strìochd e féin, chum a phailliuin a thogail a measg chlanna nan daoine, agus còmhnaidh a ghabhail maille riu air an talamh, chum an deanamh freagarrach tre 'thoillteanneas, agus le eiseamplair, gu còmhnaidh a ghabhail maille ris-san anns na nèamhan an tì sin rinn a mhòrachd uabhasach a mheasgadh air modh cho urramach r'a mhacantachd iriosail, agus a ghabh anmhuinneachd nàduir na daonnachd, maille r' a chumhachd diadhaidh, 'sa nochd a leithid de dh' eiseamplair iomlan de dheagh bheus rè àm a bheatha uile, le urad de mhacantachd agus de chaomhalachd dhaibh-san a bha

leanmhainn eiseamplair (ged a thaining iad cho fada gearr air) 's gu'n robh eadhon na h-Iudhaich féin ag radh mu thimchioll, " gu 'n d' rinn e na h-uile ni gu ro mhath;" ni-eadh, ach ni 's mò, oir dh' aidich a dhearg nàimhdean, a bh' air an cur a mach gu ghlacadh mar fhear droch-bheirt, dhaibh-san a cuir uap' iad, " nach do labhair duine riamh coltach ris." Ach an sin, Ephenetuis, bha Mac beannaicht' Dhé, ann an riochd séirbheisich, a chuir e uime, chum 's gu fuligeadh e air ar son-ne, agus gu'n cleachdadh e 'dhreuchd sagairt agus fàidh anns an t-saoghal: ach ann an so tha sinn 'ga amharc anns an inbhe rìoghail sin, a bhuineas d' a dhreuchd mar rìgh, air son am beil e gu h-urramach agus gu dligheach air a ghairm, " Rìgh nan rìgh, agus Tighearn nan tighearn,"—tha na h-uile cumhachd agus ùghdarras air a thoirt dha, araon anns na flaitheas agus air talamh agus tha e air a chòmhdachadh le mòrachd cho dealrach agus le greadhnachas cho lainnireach 's gur math a dh' fhaodas sinn a mheas, mar a thubhairt fàidh mòr soisgeulach o chian " an t-iongantach." Oir an so tha ar n-anmanan a th' air an tarrainn 'na dheigh, le beachd-smuaineachadh dùrachdach air a ghlòrmhorachd-san, daonnan a faighinn ni's mò de dh' aobhar agus de dh' iarrtas gu bhi air ar deanamh ni 's coltaiche ri céile Sholaimh anns an òran phòsaidh dhiomhair, an tì air dha a bhi séinn mu mhaise gach cliù

òirdheirc a bha comh-oibreachadh le chéile ann a bhi deanamh an Fhir-nuaidh-phòsda ghlòrmhoir coimhliont', a bhruchd a mach leis a cho-dhunadh ghearr so, " Tha e gu léir ionmhuinn !" Tha a shùilean lainnireach ann a ìnbhe ghlòrmhor ardaichte air a rìgh-chathair, r'an amharc (mar a dh'-aithris an deisciobuil ionmhuinn o chian), coltach ri *lasraichean teine*, bho 'm beil boisgeanan a' lasadh ann am broilleichean an luchd-amhairc, cho dealrach, cho naomha, agus cho bèo, ris na seraphim féin. Agus gu cinnteach, Ephenetuis, o 'n tha na sgriobturan naomh' ag innseadh dhuinn, mar a thubhairt mi cheana, " Nach tainig e an cridhe duine gu bhreathnachadh na thaisg Dia suas dhaibh-san, a tha ga ghràdhachadh." Cha 'n urrainn a' ghlòir a tha 'n Dia beannaicht' a' tabhairt do dh' aon ghin Mic a ghràidh mar dhuais air son fhulangais buadhach, agus ùmhlachd iomlan, 'us air sgàth 'm beil e làn-thoilichte gu bhi buileachadh a leithid so de ghlòir do-rannsaichte air a shluagh taghta féin, a bhi air a thuigsinn leis an fhacal lom do-bhreìthnichte. Esan a tha deònachadh do cho liugha dhe a shéirbheisich dealradh mar na reulltan, an urrainn thu a smuaineachadh, Ephenetuis, nach toir e dealradh mòran ni 's lainnirich do Ghrian na Fìreantachd ; ged a tha do staid bhàsmhor-sa aig an àm a bacadh dhut amharc air dealradh a ghlòire

Ach cha n-eil mòrachd ghlòrmhor so ar

Fir-saoraidh beannaichte 'ga dheanamh ni's neo-chaoimhneile dhuinne, 's ann a tha e a cur ni's mò de chomainn oirnn · oir cha mhasladh leis, eadhon an deigh ardachadh an so, a ràdh, " Feuch, tha mi am sheasamh a' bualadh aig an dorus—ma chluinneas duine sam bith mo ghuth, agus gu 'm fosgail e, thig mi steach, agus ni mi mo shuipeir maille ris-an, agus esan maille rium sa." Agus an rìgh sin anns a chosamhlachd, leis am beil ar Tighearna beannaicht' air a chiallachadh, is toil leis féin a bhi toirt di-beatha sònraichte do gach aon de a shéirbheisich fhìrinneach, ag ràdh, " Is math a dheagh shéirbhisich fhìrinnich."

Na biodh iongantas ort, Ephenetuis, air son gu 'm beil mise cho dùrachdach a' thoirt cunntas dhut mu mhòrachd iongantach, agus sonas ard-urramach ar Slànaighear àrdaichte, agus air son gu 'n d' oithirpich mi mar so a leigeadh ris dut, nach comasach a nise do Ghrian na Fìreantachd, a bhi fàs dorcha, ach gur ann a tha e' soillseachadh le mòr ghreadhnachas gun sgàile gun duibhre; agus gu 'm beil mi nis' a' faicinn Iosa, a bha (mar a tha an t-Abstol chum nan Eabhruidheach ag ràdh) air a dheanamh rè ùine bhig ni b' isle no na h-ainglean, air a chrùnadh le glòir agus le onair. Or tha na flaitheas air an deanamh ni's mò no na flaitheas dhom-sa, le 'bhi 'ga fhaicinns' a' riaghladh an so, a dh'fhuilig na h-uirid air mo shon anns an t-saoghal;

agus tha sonas ar Fir-saoraidh, a tha cho ro mhòr, agus cho do-labhairt a' meudachadh ar sonais, do réir deothas ar gràidh dha-san Ni-eadh, ach ni 's mò, Ephenetuis, innseam dhut, ged a tha ar sòlasaibh cho mòr an so 's nach eil feum againn air ni sam bith gu 'n deanamh ni's ionmhuinne leinn (ged a tha e a meudachadh ar sonas do bhrì 's gur dearbheachd e air gràdh ar Fir-saoraidh dhuinn,) ach gur tiodhlac de a dheagh-ghean-san, agus de a phailteas a th' ann.

Ma bha e na aobhar gàirdeachais do na h-Abstoil mhaslaichte gu 'n robh iad air am meas aithrigh chum nàire fhulang air sgàth ainme, cia cho mòr, smuainich thusa,' s a tha 'n aoibhneas a nise, 'nuair a tha comas aca 'bhi riaghladh maille ris? Air dha ar cuideachadh agus ar cumail suas fo na cruaidh-chasan agus na doilgheasan do 'n robh sinn buailteach ann an staid an-shocrach ar neo-bhàsmhorachd, agus mar an ceudna a lughdachadh ar n-àmhgharan, agus ga'r n-ùrachadh fopa, eadhon anns an t-seadh so, 's math a dh' fhaoidte ràdh, "leagadh air-san smachdachadh ar sìth, agus le 'chreuchdaibh-san shlànaicheadh sinne."

Ach an urrainn thusa a shaoilsinn, Ephenetuis, nach dean esan a shaor sinn le 'chrann-ceusaidh, ni's mò gu mòr air ar son le 'chrùn? Cha n-e mhàin gu 'm beil e ceadachadh dhaibh teachd an so, ach tha e toirt cuireadh do gach séirbheiseach fìrinneach, comh-pàirteach-

adh do bheannachd nach lugha, na imeacnd a steach do dh' aoibhneas a Thighearna. Rinn Criosd e féin 'na thobar sòlais ro shaibhir dhuinne 'n a dhreuchdan uile, agus anns gach inbh anns am beil e 's na flaitheas, agus anns an robh e air an talamh; bha agus tha e 'na chleachdadh gnàthach mathasach dha, a bhi araon ag iomchair ar doilgheasan, a comh-pàirteachadh ruinn á shòlasaibh; a lughdach-adh ar truaighean le 'fhulangas, agus a meudachadh ar sonais le 'bheannachdan.

Air dhomh a bhi mar so ag iomradh mu shon-as nan ionadan nèamhaidh so a ta sruthadh o 'n t-sealladh bheannaichte sin d' ar Fear-saoraidh glòrmhor, crùn ar n-aoibhneis uile, tha mi nise dol air m' aghaidh a' thoirt iomraidh, Ephenetuis, air ni, theagamh, a thug thu fainear cheana: nach e mhàin gu 'm beil sinn a' faicinn Chriosd ar bràthair is sine an so, ach gu 'm beil sinn mar an ceudna 'faicinn ar càirdean, ar luchd-dàimhe, agus ar luchd-cinn-idh a bha beò anns an t-saoghal shìos na eagal-san, agus a bhàsaich 'n a dheagh-ghean— ni a tha 'na leasachadh mòr do 'r sonas. Cha n-e mhàin gu 'm beil sinn an so ag aith-neachadh ar càirdean, ar luchd-dàimh' agus ar co-aoisean air an talamh, ach tha sinn mar an ceudna 'g aithneachadh nan naomh uile, a bha beò anns gach linn de 'n t-saoghal.

Mar so, ged a bha Eliah (a bha còmhradh riut 'nuair a thainig mise ga t' ionnsaidh,) beò

anns an t-saoghal shìos fada mu 'n tainig am Mesiah beannaichte anns an fheòil, gidheadh cha luaithe dh' amhairc thu air na dh' aithnich thu e; agus is amhuil a dh' aithnicheas tu Adhamh mar an ceudna, 'nuair a chì' thu e. 'S cha chreid mi gur barail ùr so dhut-sa, oir dh'fhaodadh tu fhòghlum o chian bho na sgriobturan naomha; air do'r Slànaighear beannaichte féin innseadh dhuinn nach e mhàin "gu 'm bi clann na h-ais-eirigh coltach ris na h-ainglean," (a tha eòlach air a' chéile, mar tha araon seallaidhean an fhàidh Daniel, agus an Abstoil Eoin. a' nochdadh), agus mar an ceudna mar tha sàmhla an duine shaibhir thruaigh, agus an déirceich shona, a' leigeadh ris duinn nach e mhàin gu 'n robh Athair nan creideach eòlach air pearsa agus cŏr Làsaruis anns an àm, ach gu 'm b' aithne dha an eachdraidh roimhe sin: Agus bha Abstol nan cinneach, 'nuair a bha e 's an t-saoghal shìos, an dòchas gu 'm biodh na Tesalonianaich chràbhach a bh' air an iompachadh leis-an 'nan crùn dha aig an latha mhòr, 'nuair a bhios dealradh neo-bhàsmhor, mar na reulltan, air a bhuileachadh orra san a thionndaidheas iomadh gu fìreantachd. Agus tha mi cinnteach, Ephenetuis, gu'n do leugh thu gu minig mu chruth-atharrachadh ar Slànaighear beannaicht' air a' bheinn naoimhe, far an robh Maois agus Eliah a' còmhradh, agus tha cùimhne agad gun teagamh, cho luath 's a dh' aithnich an

triuir dheisciobuil iad. Cha bu ni sam bith eile so, ach sàmhla de fhlaitheas, far am beil na naoimh gu léir eòlach air a' chéile. Am beil thusa am barail gu 'm beil ar n-eòlas an so ni's lugha na bha eòlas Adhaimh ann an staid a neo-chionntais? Agus gidheadh tha fios agad gu'n d' aithnich Adhamh a' bhean, Eubha; 'nuair a bha i air a' toirt fa-chomhair, thubhairt e rithe "gu 'm be chnàimh dhe a chnàmhaibh, agus feòil de fheòil-san i." Ach ciod am feum a th' agad air tuille dearbhaidh air a' chùis? Nach eil t' fhiosrachadh féin cheana a' nochdadh gur ann mar so a tha; agus na'm biodh tusa air do rùsgadh de do bhàs-mhorachd, mar a bitheas tu ann am beagan laithean, gheibh thu 'n sin dearbheachd mòran ni's soilleire.

Ach nochdam dhut, Ephenetuis chaoimh, a' bhuannachd mhòr a tha 'g éirigh do na mhuinntir bheannaichte bho 'n eòlas a th' ac' air a' chéile. 'S ann an so, a tha'n sluagh beannaichte a' chòmhnaidh ann an aonachd, agus ann an co-chomunn iomlan ri Dia gun bhristeadh agus ri càch a chéile; oir as éugmhais eòlais air a chéile cha 'n urrainn comh-aont a bhith, agus as eugmhais comh-aont cha'n urrainn co-chomunn a bhith; agus far nach eil co-chomunn, cha 'n urrainn sonas a bhith:—mar sin, a bhi 'm barail nach aithne dhuinn san àite so a' chéile, b' ionann sin 'sa bith am beachd gu 'm beil sinne a teachd gearr air sonas.—An so,

Ephenetuis, mar a tha co-chruinneachadh coitcheann nan ceud bhreith, a' faighinn an sonas o aisling dhealrach an Dé a ta siorruidh beannaichte, mar sin tha iadsan a' compàirteachadh an toilinntin is glaine do càch a chéile; agus tha gràdh dùrachdach neo-chealgach a' co-aonadh a' cho-chomuinn bheannaicht' so ri chéile. Anns an t-saoghal shìos bha ar gràdh ag éiridh o chàirdeas ar luchd-dàimhe, no bho cheangal caoimhneil eigin eile; no theagamh o neach sònraite 's an robh buadhan urramach follaiseach a mheas sinn fiùghail, agus mar sin a roghnaich sinn mar charaid: ach 'an so tha ar cusbairean mòran ni's mò agus ni's aithrigh, agus tha inbh ar gràidh mòran ni's eudmhoire; oir anns an staid urramaich so tha gach uile cho-cheangal agus mhiadh feòlmhor air sgur.

Mar a tha 'n t-abstol beannaichte 'g innseadh, eadhon 'nuair a bha e anns an t-saoghal "ged a b'aithne dha Criosd a réir na feòla, gidheadh, a nis nach b' aithne dha e mar sin ni's mò," oir le aiseirigh agus le ardachadh ar Tighearna beannaichte, tha e air a thogail suas gu saoghal eile, agus a nis' gu 'm beil a cho-chomunn ris mar Rìgh nèamhaidh, gun spéis sam bith do 'n t-sochair aimsireil sin, a bhi còmhradh ris gu corporra air an talamh. Tha ar càirdeas spioradal 'an so mòran ni's dìsle agus ni's bunailteich na na banntaibh is treise th' ann an càirdeas saoghalta; ann an so tha ar daimh gu h-iomlan ris an aon Athair nèamhaidh, agus

ri Iosa Criosd, Prionnsa na Sìth' agus ceannard ar cuideachd' shona.

'S e rùintean sònraicht a' ghràidh air an talamh buadhan òirdhearc a ta fuaighte ris an tì do'n toirear gràdh. Se gliocas, naomhachd, maitheas, agus treibhdhireas le'n dlùtharrainn cumhachdach gu gràdh, a tha deanamh co-cheangal ni's ionnmhuinn eadar anmannan is cha n-e càirdeas nàdurrach fala no dàimh fheòlmhor. Tha subhailc ceutach ann an neach aosda ged a bhiodh a chraiceann air sreamadh, agus ged a bhiodh e duaicnidh 'na phearsa; agus tha dubhailc fuathach ann an neach òg, ged a bhiodh e sgiamhach 'na chruth. Agus chunnaic thusa air an talamh, Ephenetuis ghràidh, sùilean ni bu shoilleire no sùilean nàdurrach, agus solus bu dealraiche no solus a chithear gu corporra, agus maise ni bu spioradaile na mais' fheòlmhor, agus gràdh a b' urramaiche na gràdh saoghalta, nith a thug air an fhàidh rìoghail a' ràdh, " gu 'n robh a thlachd ann a muinntir òirdheirc na talmhainn." Ach fòs, tha fuigheal fòtuis ann an gràdh spioradal féin san t-saoghal shìos; oir tha fuighleach do dh' anmhuinneachd pheacach anns na daoine is fearr air an talamh: agus ciorraman a tha ga 'n deanamh mi-mhaiseach; ach an so tha iomhaigh Dhé coimhlionta, le aonachd gach uile shubhailc ghlòrmhor a tha feumail, ann am foirfeachd; agus tha na h-anmannan beannaichte gu léir a co-aontachadh gu freagarrach

ris a cheud eiseamplair; 's tha maise dhiadhaidh a' soillseachadh annta gu sior-mhaireannach ; maise nach cuir as do 'n mhais' a tha timchioll air, mais' a tha neo-sheargte, 's nach comasach dochann fhulang.

Cha n-eil fior luach n n naomh 's an t-saoghal shìos ri fhaicinn ach ann an tomhas gle bheag, oir cha n-eil ach an earrainn is lugha dhe r' a fhaicinn. Tha 'n talamh ro-thorrach le luibhean agus blàithean nòsara, maiseach, ach 's ann a tha beartas an domhain falaicht' 'an cridhe na talmhinn ann am mèinibh de mheat-ailt luachmhor agus do mharbhal.* Tha fior ghràs air fhoillsachadh ann an gniomharran faicsinneach, ach 's ann a tha òirdhearcas a' ghràis anns an taobh a steach : ach an so tha 'n òirdhearcas fosgailte d'ar beachd; agus tha glòir an Dé bheannaicht' air fhoillseachadh annta. Agus, O! cia cho gaol-dhrùiteach 's a tha 'n iomhaigh dhiadhidh do shùil naoimh! Cia mar a tha e ga 'm éigneachadh a bhi 'g amharc mo chomh-naomh a' dealradh le gràdh neo-bhàs-mhor! agus tha 'n gràdh aonachdail cothromach do réir a' chusbair. Tha lasair comh-ionan bunailteach air a cumail beò de gràdh fior-ghlan : an so tha gach aon iomlan àluinn, agus gu buileach an gràdh air càch a chéile.

Agus O cia cho sona 'sa tha 'n staid ionmh-uinn so! 'S math a dh'fhaodadh an Sàlmadair

* Marble.

bristeadh amach gu drùighteach anns na briathransa, "Feuch cia math agus cia taitneach an ni, do bhràithrean còmhnaidh a ghabhail cuideachd ann an aonachd!" Ach 's ann anise tha e faicinn, agus a' mealltainn, an co-chomuinn sòlasaich ud, maille ris na fìreanan. 'S e gràdh mais' agus neart gach co-chomuinn, agus 'se mòr thlachd ar beatha anns an t-saoghal e. Cia ro urramach mar sin 's a dh' fheumas gàirdeachas an t-sluaigh bheannaichte a bhith a tha mar fhianaisean air coilionadh na nithe air son an robh ar Slànaighear ag ùrnaigh 'nuair a bha e air an talamh, "chum 's gu 'm bi iad 'nan aon, mar a tha thusa Athair annamsa, agus mise annadsa, gu 'm bi iadsan mar an ceudna 'nan aon annainne." Tha 'n Dia beannaichte gu h-iomlan, na aon ann an ghné agus 'na thoil ghlòrmhor, agus uime sin tha e neo-chaochlaidheach sona; agus tha aonachd neo-sgaraichte an gràdh nan naomh, na bhoisge dealrach dhe an aonachd spioradail a tha eadar na pearsachan naomh ud: agus tha gràdh gu gniomhach a co-chumadh aon anam ri anam eile, agus a' toirt air glòir gach aon de na naoimh a bhi ag ath-shéirm chum an aoibhneis uile. Tha leithid de chumhachd anns an teas-ghràdh nèamhaidh leis am beil sinne a' lasadh, 's gu 'm beil e a' leaghadh agus a co-mheasgadh ar anmannan ann an aonachd iomlan, le gàirdeachas a tha làn de chaoimhneas, tha sonas na h-uile 'an so, mar gu 'm biodh e freag-arrach do gach aon fa leth, mar gu 'm biodh

gach aon fa leth air an cuir an cridhe nan uile, agus na h-uile ann an cridhe gach aon fa leth; agus gu cinnteach, far am beil gràdh mar so, feumaidh e bhith gur mais' uile e. Agus cionnus is urrainn e bhith air dòigh eile, o'n tha iad gu minig a' gabhail agus a' toirt gràidh agus aoibhneas do càch a chéile, anns a' cho-chomunn bheannaichte so, le co-ghniomhachadh aontachail de ghràdh, agus le 'n cainnt 's an coluadar a tha cho milis. Smuaintich thus, Ephenetuis, air na cùirmean de thoileachas-inntinn agus de gràdh a bhiodh aca eadhon na'n conaltradh 'san t-saoghal shìos aig coinneamh chàirdeach, chăidreach, mar tha iad tàite ri chéile, mar shlàbhraidh tinne an glaic tinne air a deanamh suas de spioradaibh soillseach gniomhach, a greimeachadh agus a tarrainn an anmannan gu chéile; agus ged nach 'eil càirdeas dàimhe 'san t-saoghal shìos gun fhuigeal fòtuis fòs tha beannachd a ghràidh a co-sheasamh na 'n comhluadar; ach ge b' e sam bith ni a tha urramach ann an càirdeas 'san t-saoghal, tha e 'an so ann am foirfeachd; agus ge b' e sam bith săl, a bha ann an daoine, do bhrìgh an amaideachd agus an anmhuinneachd, tha sin gu buileach air a chuir as an so. Tha 'n sluagh beannaichte a th' anns an ionad so, le gràdh a tha cur thairis, ag ath-mheas nan sochairean spioradail, agus an dòigh iongantach, air an do thoisich beatha nan gràs annta, 's mar a bha iad air an gleidheadh, agus air an toirt air a

n-aghaidh am measg bhuaireanan ; agus mar a bha tròcairean a dlù-leanmhuinn a chéile an àm an dòchais, agus a nis' an iomlanachd uile, an àm dhaibh a bhi 'g an làn mhealtainn.

Nach cual thu fathast, Ephenetuis, an ceòl a tha araon naoimh agus ainglean a' deanamh timchioll na rìgh-chathrach ? Agus mar tha iad uile a co-chuideachadh a chéile an àm breth-buidheachas do Dhia, air son gu 'n d' rinn e iad 'nan creutairean reusanta, a tha araon comasach a ghràdhachadh agus a mhealtainn, 'nuair a dh' fhaodadh e an deanamh nan creutairean tàireil dìblidh, agus air son a chùraim iochdmhor, bàigheil, agus an fhreasdail spéiseil mu 'n timchioll anns an t-saoghal ; ach gu h-àraidh air son a thròcair shònraichte 'na ard-uachdaranachd, gu 'n do do thagh e iad gu bhi nan soitheichean onair, agus gu 'n do shaor e iad le ghràs cumhachdach o dhaorsa mhaslach an-iochdmhor a' pheacaidh, agus air son a shaor ghràidh, leis an d' rinn e am fìreanachadh o chiont am peacaidh uile le bàs aon ghin Mhic, agus a nise gu 'n ghlòraich e iad maille ris féin ? Cha n-eil sinne a' gabhail sgìos, Ephenetuis, agus cha mhò a ghabhas sinn sgìos gu bràth, de'n obair shòlasaich so ; ach tha sinn do ghnà 'ga bheannachadh air son a thròcair, a tha sior-mhaireannach ; seadh, tha na cherubim agus na seraphim sgiathach a tha timchioll na righ-chathrach, a' ghlaodhaich r'a chéile ann an cuir an céill an dealais agus an gàirdeachais le a bhi cùimhnachadh a dhealradh agus a

chumhachd bhith-bhuan, agus glòir a mhaitheis. Agus. O, cia do-labhairt taitneach 's a tha an co-shéirm so! air do gach anam ceòlmhor binn a bhi toirt an còir féin fa leth do cheòl iomlan nam flaitheas. O ged nach cluinneadh iadsan a th' anns an t-saoghal shìos ach athshéirm mhic-talla nan òran so leis am beil talla nan nèamh a co shéirm, agus leis am bheil na naoimh a' deanamh caithream le fior mholadh, agus le aoradh dùrachdach do Rìgh nan spiorad! Cia mar a lasadh e an tograidhean chum a bhi 'nan comunn san.

Ach a thuilleadh air na h-uile sonas a tha 'g éiridh dhuinn o ar n-eòlas air ar càirdean, ar cinneadh, agus air ar luchd-dàimhe, agus an sòlas a tha sinn a' faotainn o cho-chomunn ri Dia, agus ri càch a chéile, ann an so. Tha e dhomsa 'na sonas ro mhòr, Ephenetuis, gu 'm beil mi anns an ionad so, gu h-iomlan a' tuigsinn diomhaireachdan domhainn dorcha nan Sgriobturan, nach bu nàr leis an luchd-teagaisg a b' fhòghlumte a bh anns an t-saoghal shìos, aideachadh nach robh iad comasach an tuigsinn gu h-iomlan; ach an deigh na h-uile saothair agus dìchioll a rinn iad gu ro-dhian chum an rànnsachadh, b' eigin daibh suidh sìos, mar rinn an t-Abstol mòr (Rom. xi. 3.) ann an iongantas ris an doimhne sin, nach ruigear gu bràth iochdar. Agus 's éigin domh aideachadh, gu 'm beil e 'na shòlas glè mhòr leam a nis' gu 'm beil mi a' tuigsinn na h-earrannan diomhair sin de na sgriobturan naomha, a dh' oidheirp-

ich tiolpairean ro chomasach, agus luchd-mìnichidh ro fhòghlumte, fhoillseachadh, ach a tha fathasd a dh'aindeoin na rinn iad, na dhiomhaireachd dhaibh-san a th' anns an t-saoghal shìos: 's cha mhath is urrainn e a bhi air mhodh eile, a thaobh 's nach urrainn iad a thuigsinn cho òirdheirc 's a tha gach earrann fa-leth de na sgriobturan a' freagradh ri ùine gach neach fa leth. agus gach freasdal 's na rùnaich an t-Ughdar uile-fhaicsinneach an cleachdadh; nithe a tha uile soilleir dhuinn an so, uime sin tha sinn a' faicinn an co-chòrdadh iomlan a tha eadar na cuibhrionnan sin dhe na sgriobturan, bu mhò a bha iad-san a meas an aghaidh a chéile 's an t-saoghal shìos. Ann an so, Ephenetuis, tha ceistean doilleir an Fhreas-dail, air an làn mhìneachadh dhuinne, a rinn eadhon daoine matha féin a bhuaireadh gu ro thric air an talamh gu bhi cuir an teagamh, an dòigh air an robh Dia a' riaghladh an domh-ain, 'nuair a bha cruaidh-chàsan agus geur-leannmhuinn na muinntir shubhailceach, agus nan neo-chiontach coltach ra bhi taitneach am fianais an Tì a tha càrnadh suas saoirbhreis orra-san a bha 'nan nàimhdean ciontach dhaibh. Tha sinn an so làn dhearbhte gu 'm beil na nithe a mheasadh mi-righailteach, (agus a bha na cinnich a cuir as leth ban-dia eatrom fhaoin, cha n-e a mhàin a co-sheasamh ri ceartas agus ri maitheas Dhé. ach gur iad, dearbh thoradh nam buadhan ud. Agus ged a tha leithid

so do chreideimh, air a meas san t-saoghal shìos le daoine beachdail na earrainn mhòr de dh' fhéin-aicheadh, gidheadh an so tha e a taisbeineadh dhuinne cho ceart 's a tha iadsan 'ga mheas deacair.

Oir dh' innis Bildad dhuinn o chian, (fear do luchd-comhfhurtachd mi-chaoimhneil Iob,) ach gidheadh a bha 'n deagh rùn dha, "Nach eil iadsan a th' air an talamh ach mar o 'n dé, agus nach aithne dhaibh a bheag, a chionn gu'm beil an laithibh an sin mar sgàile." Agus a chionn 's nach ceadaich giorrad agus diombuaineadh am beatha dhaibh fuireach fada ni's leòir na'n luchd-amhairc air an talamh, 's nach fhaic iad mar is fhaide ach sealladh no dha dhe na chleasachd mhòir sin, a tha 'n cinnedaonna ag iomairt ann an taigh-cluich' an t-saoghail, cha n-eil e na iongantas ged a bhiodh iad ullamh gu 'm bairealan féin a smuainteachadh mu fhear-deilbh na h-innleachd, 's nach aithne dhaibh aon chuid a thoiseach no 'dheireadh: ach an uair a bhitheas seòl riaghlaidh freasdal Dé air fhoillsachadh, mar a tha e an so, oir tha gach uile chaochladh tha teachd air dùthachan, air rìoghachdan, air teaghlaichean, agus air daoine fa leth, agus ris am beil daoine bàsmhor, cho ullamh gu bhi a connsachadh, ann ar beachd-ne 'an so, cho ceart, cho feumail, agus cho tràthail, 's a thachair iad sud uile, 's gu 'm beil na dearbh nithe sin a bha ga 'r buaireadh, 'm feadh a bha sinn 'san t-saoghal shìos, gu Dia àicheadh, 'an so a nis' a' toirt fàth dhuinn gu

bhi 'ga chliùthachadh; agus gu dearbh, cha 'n eil e cho ceart a ràdh gu 'm beil sinn air ar sàsachadh, 's a tha e gu 'm beil sinn gu dian air ar n'-éigneachadh, le mais' agus le gliocas a fhreasdail.

Ach, Ephenetuis, a bharr air freasdal coitcheann Dhé, agus a ghliocas oirdheirc leis am beil e ga 'm fiosrachadh mu 'n robh mi a labhairt, tha sinn an so, gu sònraichte air ar togail suas le iongantas, agus le taingealachd, air son gu 'n do thoilich e Dia 'na mhathas, fhoillseachadh dhuinne, an t-aobhar air son am beil e fiosrachadh gach aon fa leth le fhreasdal. O, Ephenetuis! chunnaic mise, do 'm thaobh féin, ni h-e mhàin cho feumail agus cho ceart, ach eadhon cho iochdmhor, 's a bha na dearbh àmhgharan leis an robh mi air m' fhiosrachadh, agus a bha mi aon uair a cuir as leth a gheur an-iochd-san; ach a nis' tha mi dearbh-chinnteach, nach dh' fhuair mi buille anns an t-saoghal (agus is urrainn thus innse, Ephentuis, gu 'n d' fhuair mi iomadh buille, agus mòr an-shocair) ni bu luaithe, ni bu truime, no ni bu mhairtheanaiche, na bha an t-aobhar air son an smachdaicheadh mi 'g agairt: agus tha mi dearbh chinnteach nach robh mo dhòchas rìamh air a mhealladh, ach ann an daighnachadh mo chòir air nithe ni b' fhearr no na nithe sin ris an robh mo dhùil. Ni mo bha mo bhuannachd (no co dhiù na mheas mise mar sin) air a dhochann rìamh, ach an uair a bha e ni bu mhò

gu buannachd an ni a bha d'a rìreadh na bhuannachd dhomh. Tha, Ephenetuis, tha 'n dòrchadas mi-taitneach a bha cuartachadh mo thuigse ghearr-sheallaich, air an talamh an so air caitheamh às, dh' fhalbh e leis a' cheud boisgeadh de 'n latha dhealrach bhith-bhuan so, far am beil fosgladh gach cruaidh-cheist, a bha sàrachadh mo chreideimh, agus 'ga chumail an cleachdadh air an talamh, a nis' air a dheònachadh dhomh mar dhuais.

Ann an so, Ephenetuis, gu bhi a' co-dhùnadh, tha sinn, cha n-e a mhàin a còmhradh ri naoimh agus ri ainglean, ach ris an Dia sin a tha gu mòr ni's glòrmhoire no iadsan, an Tì a rinn iad a ni a tha iad, gun e féin idir a lùghdachadh: 'us cha n-e á mhàin gu 'm beil sinn a sealbhachadh nam flaitheas an so, ach tha sinn a mealltainn Dhé, an Tì a chruthaich iad; agus tha sinn 'ga fhaicinn mar a tha e, an Tì gur e ar n-Uile anns na h-Uile: anns am beil na h-uile math do'm beil spéis againn anns na creutairean, ni's ro ard-urramaich' agus ni 's coimhlionta na tha grìan dhealrach an latha' toirt barr air rionnagan drìsleach na h-òidhche; oir tha sinn 'an so, air ar togail suas ann am meorachadh agus ann am mealtainn a chusbairean glòrmhor (aig am beil na h-uile maisealachd a tha sinn a meas luachmhor anns na creutairean, air an tional agus air an sgaoileadh) air chor is gu'm bi lintean do-àireamh na bith-bhuantachd ro ghoirid air son cuid de ar n'ùine

a bhuileachadh air sòlasan inntinn sam bith eile, ach na·tha so féin a gintinn annainn, sonasan a tha cho lionmhor agus cho iomlan's nach eil sinn a miannachadh ni sam bith nach eil againn, ach tuilleadh theangannan gu bhi séinn·tuilleadh molaidh do'n Dia bheannaichte, no comasan ni's farsainne, gu bhi 'g ìocadh ni's mò de thaingealachd dha air son na th' againn: agus tha e gu caoimhneil a' tabhairt freagradh d' ar n' iarrtasan, oir cha luaithe tha iad air an gintinn no tha iad air am freagradh. Oir 's gànn is aithne do luchd-àiteachaidh nan ionadan deal-rach so uireasbhuidh sam bith eile, ach miann dùrachdach; air do shonas iomlan ar staid a bhi g'ar cur ann am fonn taitneach, togarrach, le bhi 'tabhairt dhuinn làn-shealbh roi-làimh de ar n-iarrtasan uile. Tha'n ùine ann an so col-tach ris an teine, air dha na h-uile ni a ghlac-as e a sgrios, tha e fà-dheòigh air caitheamh às e féin, agus mar sin a ruith a mach ann an siorruidheachd. Agus tha ar sòlasan an so, de a leithid do ghnè is ged a théid mìltean de bhliadhnaibh thairis's gu'n saoilte gu'm fàsadh iad ni bu shine, le bhi air am mealtainn rè cho liugha linn, gidheadh tha iad a buanachadh cho taitneach agus cho ùr 's a bha iad air tùs: 'se buaidh shònraichte ar sonas gu 'm beil e do ghnà an ni ceudna, agus gidheadh nuadh.

Tha ar sonas cho mòr an so, is nach eil feum air nithe eugsamhail gu bhi cur ris, no gu mheudachadh, agus na'm biodh e comasach tuill-

eadh sòlais a' chuir ris be barrach eòlais air Dia, an ceud chusbair; coltach ris an daoimein 'san t-saoghal iochdrach, anns am beil iomadh gnè shoillse le thionndaidh gu tric. Tha shamhuil sin ann an Dia (ma dh' fhaodas mi chainnt a chleachadh,) tha cho liugha soillse de dh'aon ghnè ann, 's gu 'm beil ar n-iarrtasan araon air an sàsachadh agus air an gintinn le bhi 'ga mhealtainn-san, air ar sàsachadh gun a bhi sàsaichte, agus ar n-iarrtasan air an gin gun a bhi 'g ionndrainn.

Tha toil-inntinnean eile coltach ris an aodach is gnà le daoine a bhi caitheamh, a fàs grŏd, agus gu h-aithghearr a teireachdainn; ach tha na sonasan a tha sinn a sealbhachadh an so, coltach ri trusganaibh sònraichte nan Israelitich 's an fhàsach, nach robh air an caitheamh le bhi fad am feum; ach mar shnàthad *cùmpaist* a' mharaiche a bheanas aon uair ris a chloich-iùil 's nach tréig i tuille da dheoin, 'us an deigh do dh' iomadh linn a dhol thairis, 'sann a tha i dlùthachadh ni's deinne rithe no bha i 'nuair a bhuin i rithe air tùs, 's amhail a tha 'n sluagh beannaicht' an so a sealbhachadh an sonasaibh leis an aon annas sheasmhach, mar gu 'm b' e na h-uile tiotadh a' cheud àm 's na ghabh iad sealbh orra.

Agus mar eil ar sonas a fàs air dhuinn a bhi 'ga mealtainn, theagamh gur ann do bhrìgh 's gu 'm beil e cho ro mhòr is nach comasach dha fàs ni 's mò: no mu tha e comasach da 'r

sòlasibh fàs ni 's mò, 'sann a tha iad a' faotainn sin mar an ceudna o 'n dearbhachd a th' againn, gu 'm bi sinn a blasad orra gu siorruidh, agus 'g an ath-shealbhachadh as ùr gu tric fad, linne na bith-bhuantachd sin, a th' air a dean-amh ionmhuinn dhuinne léis an fhois shuaimh-neach a tha sinn a' mealtainn, chum is gu 'n gnàthaich sinn i ann an cur an céill moladh Iehobhaih; agus mar leasachadh ri sonas na foise so, gu 'm beil sinn le sin seachad air olc a chuir an ghnìomh, no fhulang. An aon fhacal, tha ar sòlasan, do-thràighte an so cho do àireamh, agus cho neo-crìochnach, 's gu 'm feum sinn (mar a bhios againn) bith-bhuantachd féin chum blasad orr' uile.

Ach tha mi cùimhneachadh, Ephenetuis, gu 'm beil thu fathast anns a' cholainn, agus gu 'n sgìthich thu theagamh do bhi 'g éisd-eachd na nithe sin a b' annsa leamsa bhi 'g aithris gu siorruidh, aig ro mheud an t-sonais a tha mi mealtainn, agus cho ro thaitneach 's a tha 'n t-iomradh. Uime sin, cha dean mi luaidh ach air aon bhuaidh eile, de 'n t-sonas a tha sinn a' sealbhachadh: agus 'se sin, nach eil an t-àireamh mòr de dh' anmannan beann-aichte a tha na 'n luchd comh-pàirt do 'n aoibh-neas, agus do 'n ghlòir so, idir a lùghdachadh cuibhrionn iomchaidh gach neach fa leth, no beagachadh an còir-shealbh a th' aig gach naomh sona fa leth ann: oir tha 'n cuan sòlais a tha 'n so cho neo-chrìochnach, 's nach urrainn

cuideachd do-àireamh nan naomh agus nan aingeal gu bràth a thràghadh; is cha n-eil so idir iongantach, oir anns an t-saoghal shìos 's am beil cho liugha dùthaich mhòr, agus mòran dhiù air an dealachadh o chéile le cuaintean fursainn, gidheadh tha gach dùthaich fa leth dhiù araon a' sealbhachadh solus na gréine; 's cha n-eil a h-aon a' gearan gu 'm beil ro bheag soluis aige do brìgh 's gu 'm beil e aig neach eile, ach tha na h-uile a th' air aghaidh an domhain 'ga shealbhachadh cho iomlan 's ged nach biodh e aig neach sam bith eile ach aca féin a mhàin. Is fior gu 'm beil an t-eadardhealachadh so eadar GRIAN NA FÌREANTACHD agus grian an t-saoghail: tha grian an t-saoghail a toirt dubh-sgàil air gach reull-iùil eile (a tha 'ga còmhdachadh) le 'dearsadh, ach 's ann a tha GRIAN NA FÌREANTACHD, ged a tha dealrachadh le greadhneachas ni 's ro mhò gu mòr, le 'làthaireachd a' comhpàirteachadh a dhealradh d' a shuagh naomha; agus 's amhail a tha Abstol mòr nan cinneach ag innseadh dhut, far am beil e 'g ràdh, " Nuair a dh' fhoillsaichear Criosd, neach a 'se ar beatha-ne, an sin bithidh sinne mar an ceudna air ar foillseachadh mar ris ann an glòir."

'Se cainnt gach anam beannaicht r'a Fhearsaoridh, " Is le Fear mo ghràidh mise, agus is leamsa Fear mo ghràidh;" oir tha coir thagraidh shònraicht aig gach aon fa leth air. Agus tha

Daibhidh (a bha ra' linn féin cho fileant' air seinn òranan molaidh d' a Fhearsaoraidh) ag ràdh mu 'n timchioll-san uile a tha cur an dòchais an Dia, " gu 'n sàsaich e iad gu mòr le sàill a theach, agus á abhainn a shòlasaibh gu 'n toir e orr' òl gu pailt :" mar gu 'm biodh e 'cumail amach 'nuair a dh' òlas àireamh mòr de shluagh as an aon abhainn, agus gun iad a bhi comasach a tràghadh, agus gidheadh làn chomas aig gach aon dhiù an sàth òl, no urrad sa b' urrainn e ged nach biodh neach eile 'g òl as ach e féin : mar sin ge b' e sam bith a tha mealtainn Dhé, tha e ga mhealtainn gu h-iomlan, na co dhiù cho iomlan a réir a chomais, 's ma tha bheag air àicheadh dha de shealbh an Dé, gur ann, do bhrìgh ro mheud glòir 'a chusbair a tha e air a thoirmeasg, agus cha n-ann do thaobh na tha 'cho luchd-sealbhachaidh ga mealtainn.

Mar so Ephenetuis, thug mi cunntas ghearr dhut mu ar Canàan Nèamhaidh ; ged is fior, nach eil na thubhairt mi na mhìl' earrann dhe na dh' fhaodadh a bhi air a ràdh, gidheadh 's leòir e gu leigeadh ris dhut gur tìr e tha sruthadh le mil agus bainne ; agus faodaidh e bhi ni's leòir chum t' iarrtas a gheurachadh gu eòlas fiosrachail ni's ro tharbhaich' fhaighinn air ; oir cha 'n urrainn eòlas iomlan a bhi aig neach sam bith air an t-sonas a tha sinne a' mealtainn an so, gus an tig iad gu bhi nan luchd-comhpairt dheth.

*Ephenet.* Air do dh' Iunius còir crìoch a chur air an ùr-iomradh urramach so, thug mi taing dha, agus thuirt mi ris, gu 'n robh mi gu cinnteach cho fada bho bhi sgìth 's gur ann a bha mi 'gabhail mòr thlachd ann a bhi 'g éisdeachd a sheanachais, a bharrachd air na dh' fhòghlum mi leis; agus nach b' urra mi ach a bhi ro thoilichte 'g éisdeachd min-chunntas mu 'n t-sonas sin, a bha mi 'n dòchas tre thoillteanas anabarrach mòr m' Fhir-saoraidh beannaichte, de am bithinn an ùine ghearr am' fhear comh-pairt.

*Iunius.* 'S e a bhi feitheamh le creideamh agus foighidean, ars' Iunius, gus am bi do chorp bàsmhor air a leagadh sìos, is obair dhut a nis': agus an deigh sin bithidh fios agad air mòran a bharr air na dh'innis mise dhut. Cluinnidh tu, agus chì thu, agus aithnichidh tu nithe an sin, air dòigh ni's soilleire no tha thu 'deanamh aig an àm so. Cha n-eil do chluasan air an deanamh freagarrach fathast chum a bhi 'g éisdeachd nan òran fonnmhor binn a tha naoimh agus ainglean a' seinn fa chòir na rìgh-chathrach, 's cha mhò is urrainn do theanga na h-òranan molaidh tha 'n sluagh beannaichte daonnan a' deanamh an so aithris. Cha n-urrainn do shùilean (ged a tha iad air an neartachadh ni's mo no sùilean corporr' eile) amharc fathast air dealradh na ghlòire sin a tha lionadh an ionaid shona so; ged is eigin dhomh aideachadh gu 'n tug na chunnaic thu beachd-

an ni's iomchaidh dhut mu nithe nèamhaidh, no 's urrainn a bhi aca-san uile tha chomhnaidh air an talamh; ni tha na shochair cho mòr agus cho do-labhairt, is gu 'm beil deagh aobhar agad a' bhi 'g àrdachadh mòr ghean math an tì sin is ann tre shaibhreas a dheagh-ghean a bha thus' air do cheadachadh gu teachd an so.

*Ephenet.* Cha 'n urra mi (arsa mise) toiseachadh air an obair bheannaichte sin tuilleadh as luath; agus is obair i tha mi 'g earbsa air nach tig crìoch gu bràth, ach a bhitheas cho maireannach ris an ùghdar féin. Ach, Iuniuis, o'n bha mi cho sona 's gu 'n robh an coluadar so agam riut-sa, nach faod mi mo mhàthair-fhaicinn an so mar an ceudna, oir tha mi cinnteach gu 'm beil i measg an t-shluaigh bheannaichte. Is moch a theagaisg i mise ann an nithe Dhé, agus thug i orm na Sgriobturan Naomh' a' leughadh na h-uile latha: 'be h-earalan cràbhach a thug orm air tùs sealltainn an deigh nithe nèamhaidh, agus bith-bhuantachd; agus air a leabaidh bàis thug i àithne dhomh (ge b' e sam bith n'a dheanadh muinntir eile) gn 'n deanainn-se séirbhis do 'n Tighearna. Tha mi cinnteach gu 'm biodh i ro thoilichte m' fhaicinn anns an àite so.

*Iuniuis.* Tha do mhàthair, Ephenetuis, ann an so gu 'n amharas, agus ni i gun teagamh uaill agus gàirdeachas ann an Dia air do shonsa, mar a tha i do ghnà a' deanamh air a son féin; ach

anns an ionad shona so, tha gach dàimhe saoghalt' air sgur; 's cha n-eil " firionn agus boirionn 'an so, ach tha na h-uile mar na h-ainglean," agus uime sin tha na h-uile cho-cheangal càirdeach 'an so air an slugadh suas an Dia; co-dhiù, chì thu ise ris an abradh tu do mathair 'san t-saoghal shìos an ceart-uair.

Cha luaithe a labhair e, na ghlac e air làimh mi agus ni bu luaithe gu mòr na saighead o bhogha, chaidh sinn seachad air iomadh cruth dealrach, a bh' air an sgeudachadh le *trusgain neo-bhàsmhor*, agus bha iad, mar gu 'm biodh iad, fo ìognadh air dhaibh mise fhaicinn a' dol seachad orra, do bhrìgh, mar shaoil leam-sa, gu'n robh mi air mo chòmhdach' le luideagan bochda, grŏda na bàsmhorachd. Ach air do dh'Iunius mo thabhairt a dh'ionnsaidh mo mhà-thar, (oir shaoil leam gum b'i bh' ann, ged nach robh i ach mar chruth dealrach) thuirt e rium.

*Iuniuis.* Beannachd leat, Ephenetuis! rinn mise nise na dh' iarr thu orm, agus bithidh t'aingeal-iùil agad an ceart-uair, gu do threòrachadh a rithist air t-ais do 'n t-saoghal shìos; agus cùimhnich, an uair a ruigeas tu 'n t-àite sin, nach sguir thu do chuir an céill iongantasan cumhachdach a ghràidh dhiadhaidh a chuir suas le t'anmhuinneachd ann an tomhas cho mòr, 's gu 'n tug e comas dhut teachd do 'n ionad so, agus a bhi 'g amharc le d' shùilean corporra glòir neo-chorporra na muinntir beannaichte.

*Ephenet.* Air do dh' Iunius òirdeirc m' fhàgal,

chaidh mi ball dhìreach a dh' ionnsaidh a chruth' dhealraich a sheas fa m' chomhair, cruth a bha air a cuartachadh le boisgeannan de lainnir cho soillseach, 's gu 'n robh e anabarrach glòrmhor 'n am shealladh-sa. 'S gann a b' urra mi amharc air le cho ro dhealrach 's a bha 'ghnùis (cho dhiù' shaoil leam-sa sin,) a chionn 's gu'n dhearc mi air ni bu dùrachdaich na dh' amhairc mi air Eliah, no air Iunius uasal: ach anns a' bharail gum b'i mo mhàthair a bh' ann, labhair mi mar so: — "A mhàthair ionmhuinn, tha mi ro thoilichte t' fhaicinn air do chòmhdachadh leis an trusgan dhealrach sin de ghlòir, mar aon de luchd-àiteachaidh nan ionadan beannaichte so de shonas agus de neo-bhàsmhorachd."

*Màthair.* Ephenetuis mo ghràidh (ars mo mhàthair rium), air son mar tha mi, gun robh na h-uile cliù agus glòir do'n Tì sin a tha 'na shuidhe air an rìgh-chathair agus do'n Uan, oir is Esan a mhàin a rinn mise an ni tha mi nise. An trusgan glòire tha thu faicinn umamsa cha n-eil ann ach ath-fhaileas dhe a bhoisgeanean dealrach féin! O Ephenetuis! mar deanadh Iosa naomha, ar Fear-saoraidh a ta siorruidh beannaichte, mis' a chòmhdachadh air tùs le trusgan fìreantachd, cha chuirinn gu bràth an trusgan glòire so umam. Cha n-eil mi 'feòraich dhiot, Ephenetuis cionnas a fhuair thu comas teachd do 'n ionad so; oir fhuair mi cunntas iomlan cheana mu thimchioll, o



Eliah, agus feumaidh mi aideachadh gu 'n robh irioslachd na diadhachd anabarrach mòr do d' thaobh leis a' chomas so thoirt dhut ; agus air son sin gu 'n robh cliù shiorruidh do Dhia. O Ephenetuis ! .cia cho lionmhor 'sa tha na cunnartan tro' am beil an caoimhneas nèamhaidh a' toirt anmannan chum glòire ! Cha n-urrainn mi smuaineachadh air a' ghràdh dhiadhaidh ach leis na beachdan is ro ionmholta : cho fagus sa bha mi aon uair air sgrios siorruidh ! bha mi aon uair " ainniseach, agus dall, agus lomnochd ; air mo thilgheadh a mach chum gràin m' anma, agus am' laidhe salach 'n am' fhuil is 'n am' shalchar féin :" ach O ! an caoimhneas saibhir a nochdadh dhom-sa anns an staid thruaigh, bhrònaich ud, agus gidheadh rinn e dhomhs e na àm gràidh, " dh' ionnlaid e mi o' m shalchar uile, agus ghlan e mi o m' pheacannan !" Bha mi aon uair 'n am dhòrchadas uile, ach, O mhiorbhuile shona! tha mi nise làn de sholus, agus de ghràdh, agus de dh' aiteas : bha mi aon uair ainniseach agus truagh, ach a nise tha mi air mo dheanamh saibhir leis na h-uile ni is urrainn na flaitheas a thabhairt, no is urra' mi ghabhail : bha mi aon uair lomnochd agus fosgailte do nàire, ach tha mi nis' air mo chòmhdachadh agus air mo dheanamh mhaiseach le trusgan soluis agus le glòir. Bha mi aon uair fo bhinn sgaraidh bhithbhuan o'n làthaireachd dhiadhidh, ach a nise tha mi mealtainn Dhé, an Tì gur e mhàin

mo bheatha, m' aoibhneas, agus mo mhath is ro airde. O cia cho taitneach 's a tha e dhomh-sa a bhi sàmhlachadh na h-inbhe so a ta cho fada an aghaidh a chéile! Agus O cia cho tlachdmhor sa tha latha dealrach na bith-bhuantachd an deigh òidhche cho dorch agus cho doinnionach! Cia mar a tha beò fhaireachadh air na h-uile ud a chaidh seachad a' toirt mothachaidh dhomh, air ro mheud an t-sonais a ta mi nis' a' mealtainn! agus tha so a' deanamh na h-alleluia bith-bhuan a tha mi seinn d' am Fhearsaoraidh buadhach, ni's ro thaitnich' agus ni's ceòlmhoire.

*Ephenet.* Feumaidh mi aideachadh gu 'n robh ioghnadh orm 'nuair chunnaic mi mo mhàthair ann am fònn cho aighearach agus cho naomha; agus cha b' urrainn mi gun a ràdh, " O mhàthair ionmhuinn! tha thu 'labhairt coltach ri aon a tha do rìreadh anns na flaitheas, agus aig am beil mothachadh air na sòlasan cumhachdach a tha thu sealbhachadh."

*Màthair.* O Ephenetuis! cha tigeadh dhut a bhi smuaineachadh gu 'm beil so neònach. 'S e oibre cumhachdach iongantach a ghràidh agus a ghràis nèamhaidh a bhitheas na chusbair òrain dhuinn gu siorruidh. 'S cha mhò thigeadh dhut " mo màthair" a ràdh rium-s' an so, ged a bha mi mar sin aon uair; oir tha leithid sin de chàirdeas air teireachdainn an so, agus tha na h-uile air an slugadh suas an Dia. Tì is e Athair mòr an teaghlaich

néamhaidh uile: agus innseam dhut, Ephenetuis, gu 'm beil thu gu mòr ni 's dìlse dhom-sa, do bhrìgh 's gu 'm beil thu gràdhachadh an Tighearna agus beò 'na eagal, agus tre chreideimh 'na d' leanabh uchd-mhacaichte, na tha thu mar mhac a bh' air do bhreith o m' chorp-sa. 'S e ar tiodhlac is ro mhò an so, gu 'm beil Dia againn 'na thobar sonais, agus gur ann da thrid-san agus ann-san a tha sinn a séalbhachadh gach ni, an Tì sin a tha na chusbair cho freagarrach air na h-uile dòigh do ar comasaibh is ro fharsuinne gu leir, 's gu 'm beil sinn, le bhi 'ga mhealtainn-san, a' mealtainn nan uile ni is urrainn sinn iarraidh no smuaineachadh.

*Ephenet.* Dh' fheòraich mi rithe an sin, an innsinn d'i cia mar dh' fhàg mi m' athair agus mo bhràithrean 's an t-saoghal shìos an uair a bha mi air mo thogail suas an so.

*Màthair.* Fhreagair i, 'g ràdh, "cha n-eil mi 'g iarraidh naigheachd mar sin, o'n chuir mi dhiom a' cholainn chuir mi gach dàimh fheòlmhor dhiom mar an ceudna: ann an so tha Dia uile anns na h-uile dhomh-sa, agus cha n-eil céile eile agam ach Fear-pòsda m' anma, an tì sin is maiseiche na clann nan daoine; agus a tha mhàin cho taitneach 's gu 'n iarrainn e, is ni 'm beil luchd dàimh' eile agam ach e. Is clainn aon Athar, agus is séirbheisich aon Tighearna sinn uile an so, agus 's e shéirbheis bheannaichte-san ar

saorsa' iomlan: agus air an son-san a dh fhàg mi am dheigh 's an t-saoghal, dh' fhàg mi iad ann an earbsa Dhé, an tì sin 'na thoil mhaith 's am beil mise sona, ge b' e sam bith 's àill leis. Ach bithidh mi subhach, agus ni mi gàirdeachas gu suilbhir, ma chì mi iad nan òighreachan air an òighreachd bheannaichte so: oir 'an sin bithidh mi dearbh-chinnteach gur e toil mhaith Dhé gu 'm biodh iad mar sin. Ach ma théid iad air an aghaidh a' deanamh seirbhis do dh' eascaraid an slàinte, agus gu'n diùlt iad an deagh-ghean a tha 'nan tàirgse, agus le sin gu 'm bàsaich iad 'nan as-creideamh, 'an sin bithidh Dia air a ghlòrachadh, agus 'na cheartas, agus 'na glòir-san ni mise do ghnà gàirdeachas. Ach, Ephenetuis ionmhuinn, do bhrìgh 's gu 'm feum thusa dol sìos a rithist do 'n t-saoghal iochdrach, cha 'n urrainn thu do ghràdh agus t' eud a chum glòire Dhé a chur air aghaidh, a nochdadh air modh ni 's taitniche dha, no ann a bhi deanamh do dhìcheill chum am pilleadh o'n sligheachan aindiadhaidh: agus cha n-eil fios agad nach b'e sud aon de na crìochan air son an robh an comas sònraichte so air a thoirt dhut.

Am feadh a bha mi mar so a còmhradh ri mo mhàthair, chaidh cuideachd mhòr seachad fa m' chomhair, air an sgeadachadh le trusganan fada geala, soilleir mar dhealradh na maidne, ni bu shoilleire gu mòr na ni sam bith a fhuair an

t-ainm sin riamh, aig an robh air an cinn crùintean glòire, a bha soillseachadh le dealradh boisgeil, agus gach aon dhiù a' giùlan gheugan 'nan deas làmhan mar chomharradh air am buaidh; agus mar bha iad a dol seachad orm, chuala mi iad ag radh, " Slàinte d' ar Dia-ne a tha na shuidhe air an rìgh-chathair, agus do 'n Uan!" Agus bha cuideachd eil' ann, a bha 'g amharc rò ghlòrmhor, aig an robh an aghaidhean air an còmhdachadh le'n sgiathan, buidheann a ghabh mise an riochd ainglean, agus a thug freagradh dhaibh-san ag radh,—" Moladh, agus gliocas, agus buidheachas, agus urram, agus cumhachd, agus neart, gu robh d' ar Dia-ne tre uile linntean na siorruideachd." *Amen.*

Dh' fheòraich mi 'n sin, cò iad a' chuideachd mhòr ud a bha air an sgeudachadh le culaidhean cho ro gheal, agus le pailm bhuadhach 'nan làmhan? Agus dh' innseadh dhomh gu'm bu chuideachd òirdheirc de *dh'-fhianaisean naomh'* iad, a dh' fhuilig mòr àmhghar 'san t-saoghal, agus a leag sios am beatha " air son fhacail Dé, agus air son an fhianais a chùm iad," agus a nis' " aig an robh an trusganan air an glanadh ann am fuil an Uain, agus aig an robh pailm 'nan làmhan mar chomharradh buaidhe."—Dh' fheòraich mi 'n sin cia as a thainig iad, agus dh' innseadh dhomh gu 'n tàinig iad o iochdar na h-altrach, far an robh iad a' glaodhaich, " Cia fhad, O! Thighearna,

naoimh, agus fhìrinnich, gus an toir thu breith eanas agus an diol thu ar fuil-ne orrasan a tha chòmhnaidh air an talamh ?"

*Ephenet.* Shaoil leam-sa gun robh a leithid de dh' fhois, agus de shuaimhneas, agus de dh' aoibhneas aig na naoimh uile ann an Dia an so, is nach robh e ceadaichte dhaibh smuaintean dioghaltach sam bith a bhi aca d' an co-chreutairean: agus 'se thug dhomh a bhi cho mòr 'sa bharailsin, gu'n robh cho liugha dhiù 'g ùrnaigh air son na muinntir a bha 'g an geur-leanmhuinn 's an t-saoghal shìos, eadhon aig bonn na croiche, agus am feadh a bha iad fo làmhan an luchd-casgairt; agus is iongantach leam gu 'm biodh a' chàil mhacanta sin air a h-atharrachadh an so.

*Màthair.* Tha na naoimh gu fìrinneach a' mealtainn an so an fhois, agus an suaimhneas, agus an t-aoibhneas sin an Dia, agus se sin sùim an sonais uile: ach air dhaibh iad féin a thoirt suas gu h-iomlan do thoil mhaith Dhé, cha 'n urrainn iad ach a bhi dùrachdadh gu 'm biodh toil Dé air a co-lionadh anns na h-uile ni; agus, uime sin, air dhaibh fios a bhi aca gur e toil Dé "àmhghar a dhioladh orrasan a chuir an teanndachd iad," agus gu' m beil a rùn air e féin a ghlòrachadh, ann a bhreitheanas a leagadh sìos air an t-strìopaich ana-criosdail, a chuir i féin air mhisg le fuil nan naomh, agus fuil naomh-fhianaisean Iosa, cha n-urrainn iad ach a bhi 'g iarraidh gu 'm biodh

toil Dé deante, agus gu 'm biodh ainm-san air a ghlòrachadh; oir tha fios aca gur e so a' chrìoch a th' aige ann an cur breitheanais an gnìomh air an t-strìopaich mhòir: oir an uair a bhitheas Babilon air tuiteam, bithidh *òran nuadh* air a chuir 'nam beul; agus an sin bithidh e air a ràdh, "Dean gàirdeachas os a ceann, o nèamh agus sibhse abstoil naomha agus fhaidhean! oir dhiol Dia sibhse oirre," seadh, an sin, seinnidh iad, "Aleluia, slàinte, agus glòir, agus onair, agus cumhachd, do 'n Tighearna ar Dia! oir is fior agus is cothromach a bhreitheanas; oir thug e breth air an t-strìopaich mhòir, a thruaill an talamh le 'strìopachas, agus dhiol e fuil a shéirbheisich féin air a làimh; agus uime sin molaibh ar Dia-ne sibhse uile is séirbheasich dha, agus air am beil eagalsan, eadar bheag agus mhòr!" agus a rithist shéinn iad Aleluia. Mar sin cha n-eil an glaodhaich fo'n altair! "Cia fhad, O Thighearna, naomh agus fhìrinnich, gus an diol thu ar fuil-ne orrasan a ta chòmhnaidh air an talamh," o iarrtas sam bith air son dioghaltais, ach a chum is gu 'm bi Dia air a ghlòrachadh air son a bhreitheanas fìrinneach.

*Ephenet.* Air dhomh innseadh dh'i gu'n robh mi làn thoilichte le 'freagradh, dh' iarr mi oirre innseadh dhomh ma bha na h-anmannan beannaichte a tuigsinn nan gnothaichean a bh' air an cur an gnìomh 'san t-saoghal shìos, na'n robh buintinn sam bith aca riu.

*Màthair*. Thug i am freagradh so dhomh, 's e 'n t-iomlan d' ar n-eòlas an so eòlas a chuir air Dia, tobar ar sonais uile; ach a thaobh cùisean gach aon fa leth 'san t-saoghal, cha n-eil gnothach againne riu, 's cha n-eil fhios againn ciod iad, air dhuinn a bhi crìochnaichte, ged a tha sinn air ar glòrachadh, ach a bhi làthair anns na h-uile àite, is buaidh shònraichte sin a bhuineas a mhàin do Dhia, "an Tì aig am beil na h-uile creutair follaiseach 'na làthair." Ged a tha socair agus dochair na h-eaglais air an talamh, ann a staid ainneartaich air a nochdadh dhuinn leis na h-ainglean, a th' air an cur a mach " 'nan spioradan frithealaidh, chum frithealadh dhaibhsan a tha 'nan òighreachean air slàinte;" agus leis na tha sinn a' fiosrachadh uap-san tha sinn air ar brosnachadh gu bhi 'g ath-nuadhachadh ar cliù dha-san a tha 'na shuidhe air an rìgh-chathair, agus do 'n Uan gu siorruidh feadh gach linn. Oir is ann air freasdal urramach Dhé, ann an teasairginn agus ann an dion eaglais, a tha sinn ag amharc leis an tlachd agus leis an toil-inntinn is àirde, agus a' moladh Dhé air son sin leis an aiteas ghràidh is ro mhò, a' miannachadh mar an ceudna gu 'm biodh a ghlòir-san agus sonas a phobuill, air an deanamh iomlan le saorsa na h-eaglais uile, ni nach tachair gus an dean bean na bainnse i-féin ullamh, agus gus am bi corp diomhair Chriosd air a dheanamh foirfe.

*Ephenet.* Thubhairt mi 'n sin rithe nach fheòraichinn ach aon ni eile (a thaobh 's gu 'n robh mi creidsinn gu 'n robh m' fhear-fùil ullamh gu tighinn ga'm iarraidh leis,) agus is e sin, cionnus a bha iad a' gnàthachadh na h-ùine san ionad àghmhor so, agus ciod e bu choluadar coitcheann dhaibh ri càch a chéile.

*Màthair.* Fhreagair i mi 'g ràdh, O Ephenetuis! cia mar a tha 'n neul sin do bhàsmhorachd a tha thu giùlan fathast mu 'n cuart dut na leth-trom air do thuigse, eadhon anns na h-ionadan, dealrach so! tha thu 'labhairt umainne mar gu 'm biodh sinne fathasd air ar còmhdachadh le cuirp bhàsmhor, agus cha n-eil thu 'toirt fainear gu'm beil "bàsmhorachd air a shlugadh suas le beatha" an so, agus gu 'm beil àm ar atharrachaidh gu siorruidh gun tighinn gun chrìoch. 'S fior gun amharas, gu'm beil moran ùine anns an t-saoghal shìos, a th' air a roinn 'na uairean, na laithean, 'na sheachduinean, 'na mhìosan, agus 'na bhliadhnachan; ach cha n-eil a leithid sin idir 'an so, ni mò tha òidhche ann leis am biodh laithean air an comharrachadh, no idir reulltan cuairt-shiùbhlach chum àmanan na bliadhn' a riadhladh; ach tha 'n t-aon ùine gun roinn de bhith-bhuantachd gun chrìoch an so; uime sin, Ephenetuis, cha n-eil ùine r'a chaitheadh gu diomhain san àite so.

Ach, a thaobh na h-earrainn eile de do cheist, Ciod e is còmhradh coitcheann dhuinn r'a

chéile? 'se bith-bhuantachd a bheir freagradh iomlan do 'n cheist sin. Tha ni's leòir de dh' obair againn uile r'a dheanamh tre linntean do-àireamh na siorruidheachd, agus sin cho ro thaitneach agus cho toillteannach, is gu 'm beil e araon a' ginntin ar gairdeachais, agus do ghnà 'ga mheudachadh. Ciod e is mò taitneas do 'n anam no eòlas? Agus faodaidh tu an sin gu luath a thuigsinn cho anabarrach fad' agus farsuinn 'sa tha 'n raon a th' againn' r'a shiubhal. Agus mar a tha ar n-eòlas a' fàs, is amhuil sin a tha ar cliù d' an Ughdar dhiadhaidh; oir is e so ar sonas sònraichte, gu 'm beil suidheachadh ar n-inntinnean uile anns an ionad so, ge b' e air bith seòrsa, le rùn a bhi soilleireachadh ard-mholaidh agus cliù na Trionaid do-labhairt.

Cia cho liugha de dh' iongantasan Dhé, Ephenetuis, a th'air am foillseachadh ann an oibre na cruitheachd anns an t-saoghal, agus a tha fathast 'nan laidhe falaichte agus gun a bhi air an tuigsinn leis an luchd-rannsachidh is saoithreachail! Cia iomadh ni a th' anns an t-saoghal, nach eil fhios agad-sa cionnas a tha iad air an deanamh, gidheadh tha fhios agad gu ro mhath gu 'm beil iad deanta! Cò is urrainn innse cionnus a tha craobh a' fàs o ghrainein sìl, na flùran neònach iomadhathach a' cinntinn air cuiseig duaicnaidh meinbh, gun sgéimh sam bith? Agus gidheadh, tha e soilleir n'as leòir gum beil sud a' tachairt.

Tha'n t-aobhar mu'm beil snàthad cùmpaisd a mharaich' a' ruith gu ard na cloich-iùil, agus mar thogas at t-òmar sràibhean o'n talamh na dhiomhaireachd a tha cuir boile air tuigse nan daoine bàsmhor' is geur-chuisich ged a tha e soilleir dhaibh gu'm beil iad mar sud a dlùthachadh r'a chéile. Tha na nithe ud uile air an deanamh so-thuigseach dhuinne an so, agus tha na crìochan diomhair air son am beil iad, fosgailte d' ar beachd; mar an ceudna 'g ar gluasad suas chum a bhi le h-irioslachd nuadh a' cliùthachadh agus a moladh Dhé, a tha cho òirdhearc an gnìomh.

Agus a rithist, tha ro mheud iongantach agus co-chòrdadh riaghailteach nan reulltan nèamhaidh sin (a bha speuradairean baotha gu dhiomhain a gabhail os-làimh a bhreathnachadh), air am foillsachadh an so do' n t-sluagh bheannaichte araon le 'n crìochaibh agus le 'n éifeachd, agus tha so g' ar lionadh leis an ioghnadh is mò, chum a bhi cliùthachadh an Dia a tha siorruidh beannaichte, air son oibribh iongantach uile.

Cha n-e gu 'm beil an t-eòlas so againne le'r beachd-inntinnean a mhàin, ach tha e againn mar an ceudna le tuigse ar ceudfathan ni a ta do ghnà a' meudachadh ar n-eòlais. Is cha n-eil mi idir ag ràdh, nach eil ar cumhachdan an so, air an cuir am farsuinneachd a' meudachadh ar n-eòlais gu mòr le 'r beachd-inntinn mar an ceudna; oir an so is urra sinne amharc

le aon sealladh air ni 's mo na dheanamaid sa'n t-saoghal rè iomadh bliadhna; agus tha sinn air ar còmhnadh gu mòr a chum so a dheanamh le mòr luaths ar gluasaid.

Ach a bharr air an sud uile, tha oibre freasdail cumhachdach Dhé, agus a ghliocas iongantach leis am beil e 'g àrd-riaghladh na h-uile cùis, na stéigh a fhreagras ro mhath chum a bhi meòrachadh air do ghnà an so; agus mar is mò a mheòraicheas sinn air 's ann is mò a gheibh sinn de dh' aobhar gu bhi do ghnà ag ardachadh ainm mòr glòrmhor Ughdair ar sonais. Bha na beachd-smuaintean so, Ephenetuis, gu minig glè thaitneach dhomh-s' am feadh a bha mi anns an t-saoghal, far nach fhaca mi ach gu ro dhorch, agus anns an do chaill mi mòran de am maise, do bhrìgh 's gu 'n robh mo thuigse ghearr-sheallach cho caochlaidheach is nach fhaicinn cian uam: ach a thaobh 's gu 'm beil mo cheudfathan beachdachaidh araon air air an cur am farsuinneach agus air an deanamh coimhlionta, agus gu 'm beil mi faicinn na nithe ud uile nach fhaca mi roimh ach gu ro neo-iomlan agus gu gearr-fhradharcach, nach saoil thu gur mò gu mòr mo thlachd agus mo thaitneas annta nise? Cia mòr sa dh' fheumas gliocas a' Chruithear chumhachdaich a bhi air ardachadh. air faicinn daoine gu dichiollach a' cur air adhaigh an innleachdan féin, agus a' coilionadh an ana-miannan féin gun spéis do ni sam bith eile ach iad féin a thoileach-

adh ; agus gidheadh a bhi 'g amharc mar tha na nithe so uile air an ard-riaghladh chum a bhi 'g oibreachadh a mach toil mhaith Dhé, agus a toirt nithe gu crìch a bha o chian air an rùnachadh leis, ged nach robh fhios aig na meadhonaibh air a bheag sam bith dhe, is cubhaidh so gun amharas ris an Tì a tha " iongantach 'an comhairle, agus òirdhearc an gniomh"—do'n robh glòir, agus beannachd, agus moladh, rè linntean neo-chrìochnach na siorruidheachd.

'S ann mar so a shònraich an t-Athair siorruidh gu 'm bitheadh ar Slànaighear mòr air a bhreith ann am Betlehem, oir is amhail sin a chuir am fàidh Micah an céill, ag ràdh, " Ach thusa a Bhetlehem Ephratah, ged a tha thu beag am measg mhìltean Iudaih, gidheadh asad thig amach chugamsa, neach a bhios 'na uachdaran air Israel, aig an robh a dhol amach o shean, o laithibh na siorruidheachd." Ach an uair a tharrainn an t-àm fagus 'san robh e gu bhi air a bhreith, bha 'n òigh bheannaichte a chòmhnaidh ann an Nasaret, maille r'a fear-pòsda, Ioseph, gun chrìoch 'sam bith eile ach gu 'm biodh i air a h-aisead an sin ; ni a chuireadh an aghaidh na dh' innis am fàidh Micah, le deachdadh diadhaidh, o cheann fada : agus, uime sin, aig an àm-sa, chuir Ceasar Augustus, an t-ìompaire Ròmanach, òrdugh a mach gu 'm biodh a rìoghachd air a cuir fo chìs, agus gach aon 'na bhaile féin anns an d' rugadh e, agus sin araon daoine agus mnathan : mar so

b' eigin do 'n òigh bheannaichte agus d' a fear-pòsda dol do Bhetlehem (leth-tromach mar bha i, agus fada mar a bha 'n t-astar) a chum is gu 'm bitheadh iad ann an sin air an cuir fo chìs a réir mar dh' òrduich Ceasar, agus 'an sin b' eigin gu 'm beirte Tighearna na beatha aig an àm sin, a réir mar a rinn Micah an fhàisneachd. Cha robh ni sam bith a rùn air Ceasar, ach a mhàin airgead a thional; agus gidheadh bha chrìoch sin a bh' aige-san, tre ard-riaghladh a' ghliocais dhiadhaidh, air a dheanamh na mheadhon gu coilionadh fàisneachd cùis cho cudthromach a thoirt mu 'n cuairt ri breith a Mhesiaih. Tha leithid so de nithibh iongantach g' ar cur ann am fonn cumhachdach, gu 'bhi 'g àrdachadh a' ghliocais mhiorbhuileich leis am beil Dia ag ard-riaghladh a fhreasdail, an Tì sin a tha riaghladh na h-uile ni chum a ghlòire féin, agus math a phobuill.

B' aithne dhut-sa duine, Ephenetuis, anns an t-saoghal shìos, a rùnaich dol air turas a sheall-tainn air caraid, agus fuireach beagan laithibh 'na thaigh, ach 'nuair a bha e dol air muin an eich, thuit e, agus bhrist e a chăs, ni a chuir stad air o' thuras, agus mheas e sin na dhoilgh-eas ro mhòr: ach ann am beagan laithean fhuair e sgeula gu 'n ghabh taigh a charaid' le sgioradh teine, is gu 'n do loisgeadh e leis na bh'ann de shluagh air an dearbh òidhche sin féin anns an robh e 'n dùil cadal ann. Thug so air gu 'm fac e 'na thròcair, an ni a mheas e mar àmhghar.

agus gun do bhristeadh a chăs chum a bhi mar mheadhon air a bheatha thearnadh. Dh' fhaodadh iomadh sàmhla mar sud, de ghràdh agus de mhathas Dhé a bhi air an iomradh, ni air am beil beo-mhothachadh maireann aig na naoimh an so, 's a tha iad do ghnà ag aithris nan òran molaidh agus nan aleluaiah do Dhia agus do'n Uan.

A rithist Ephenetuis, tha'n sluagh beannaichte th' ann an so uile a buanachadh gu sior-mhaireanneach ann an séinn cliù do 'n Tì a thug iad 'na dheagh-ghean iongantach chum a ghlòire féin. Tha sinne 's an ionad so a' faicinn gu soilleir an t-sloc léir-sgrios shiorruidh sin, 's an robh sinn cho ro choltach sinn féin a thilge, mar be gu'n robh sinn air ar bacadh leis-an. Is minig a dhùin e suas ar slighe le droighean, chum is nach rachadh sin air ar n-aghaidh chum léir-sgrios. Tha sinne, mar an ceudna, 'g aithris 'an so do chàch a chéile, gach caochladh dòigh leis an tug e sinn le' ghràs g' a ionnsaidh féin, agus tha sinn a' co-fhreagradh a chéile le aon luath-ghàire mhòir g'a chliùthachadh: agus am feadh a tha sinne mar so 'ga mholadh, tha e sruthadh a mach boisgeanan de a ghràs oirnn, leis am beil sinn air ar co-chumadh n'is mò r' a choltas féin, an ni is e ar sonas is ro àirde.

Mar so, Ephenetuis, fhreagair mi a' cheist mu dheireadh a dh' fheòraich thu dhiom, ceist a thuigeas tu ni's fearr gu mòr 'nuair a bitheas

tu air do chòmhdachadh le neo-bhàsmhorachd. Ach anns a' cheart àm, gluais gu cubhaidh air son an deagh-ghean a fhuair thu; agus na bi air do shéideadh suas leis na bha air fhoillseachadh dhut, ach thoir glòir a' ghràis do Dhia; agus biodh an éifeachd so aig na chunnaic agus na chual thu, gu 'n gabh thu gràin dhiot féin air son cho dìblidh 's a tha thu. Tha abstol mòr nan Cinneach (a bha air a cheadachadh an so aon uair anns a choluinn, mar tha thu féin) a cuir an céill gu 'n tugadh dha sgolb 'san fheòil gu luath, air eagal gu 'm biodh e air ardachadh thar tomhais le meud sa bh' air fhoillseachadh dha. Cumadh an eiseamplair so thusa mar an ceudna iriosal; oir is e irioslachd an dìdeann is fearr air do shon; oir iadsan a tha 'g an ìsleachadh féin tha Dia 'g an àrdachadh, am feadh a tha e leagadh sìos nan uaibhreach. Ach tha mi faicinn t' aingeal-iùil a' tighinn do t'ionnsaidh, agus uime sin, Ephenetuis, beannachd leat gus an tig thu rithist, agus 'an sin cha dealaich sinn tuille ni's mò.

*Ephenet.* Cha luaithe a labhair i, na dh' fhalbh i, agus bha'n cruth dealrach a thug suas o 'n t-saoghal shìos mi gus an ionad shòlasach so a làthair maille rium, a thuirt rium, 'nuair a bha mi 'g ùmhladh dha—

*Aingeal.* Strìochd thu féin do 'n rìgh-chathair (ars esan) agus ni h-ann dhomhsa—dh' innis mi dhut cheana gur mise do cho-chreutair, agus uime sin dean aodhradh do Dhia a mhàin,

oir is Esan na aonar a tha aithrigh air aoradh. Na ghabh thu geur-bheachd air na h-ionadan nèamhaidh so a nise?

*Ephenet.* Fhreagair mi an sin, gu 'n do ghabh mi beachd orra, agus gu 'n robh mi ach beag air m' éigneachadh gu dian le 'n glòir; ach eadhon ann an so, nach b' urra mi amharc orra ach ann an cuid; bha 'n greadhnachas ro dhealrach, agus ro lainnireach, air son mo shealladh gu amharc orra. Agus fòs, bha 'n sealladh cho anabarrach taitneach, is gu 'm bu mhiann leam fuireach ann an àite gu siorruidh.

*Aingeal.* Tha òrdugh agam (ars an t-aingeal) gu do ghiùlan a rithist do 'n t-saoghal shìos, is cha n-ann a mhàin a chum na talbhuinn o'n do thog mi thu, ach chum ionad phrionns' an dorchadais, gus am faic thu 'n sin duais a' pheacaidh, agus na dheasaich Ceartas air a bhrosnachadh, mar cheart bhreitheanas air son an ceannairc-san, leis am b' àill iad féin ardachadh os ceann rìgh-chathair an Tì is ro airde. Ach na biodh eagal ort-sa air son sin, oir mar tha ùghdaras agam-sa gu do ghiùlan an so, 's amhail a th' agam mar an ceudna gu do ghiùlan a rithist air t' ais, agus t' fhàgail anns an t-saoghal shìos o'n tug mi thu, gus an cuir thu dhiot do bhàsmhorachd; agus an sin bithidh mise aon uair fathast' nam fhear-iùil dut gu do thabhairt do 'n ionad-sa, far am bi thu beò gu siorruidh maille ris an t-sluagh bheannaichte uile.

*Ephenet.* Chuir na briathran m'a dheireadh a labhair an t-aingeal, mar gu 'm beadh, beatha nuadh annam ; ach' nam flaitheas fhàgail agus dol a rithist do 'n t-saoghal shìos, chuir so mulad mòr orm,. agus dh' fhagadh e ro dhubhach mi, mur b' e 's gu 'n robh fhios agam gu'm be toil mhaith Dhé a bh' ann. Ach dol a dh' fhagail nam flaitheas agus dol de dh' Ifrinn, 'se sin a thug air mo chridhe clisgeadh am chòm. Gidheadh, 'nuair a dh' fhiosraich mi gu 'm b' e sin toil mhaith Dhé gu'm bithinn air mo thoirt a rithist chum na talmhuinn agus an sin gu 'n cuirinn dhiom bàsmhorachd, agus a rithist gu bithinn air mo thogail suas do na flaitheas, bha mi ann an tomhas beag air mo mhisneachadh, agus mhothaich mi annam féin ùmhlachd iomlan do thoil Dhé; agus uime sin thuirt mi ri m' fhear-iùil, le ni-eigin dòchais, bithidh mise daonnan toileach, géilleadh do dh' òrdugh an Dé bheannaichte sin, a thug dhomh cheana féin-fhiosrachadh cho mòr de a mhòr thròcair.

Seadh an ifrinn iochdrach féin
  Cha'n eagal leamsa beud
Ma chì mi anns an àite sin
  Mòr làthaireachd mo Dhé.

*Aingeal.* Fhreagair m' fhear-coimhid dealrach mi, 'g ràdh, Ge b' e sam bith àite 'san deònaich an Dia beannaicht a làthaireachd, tha flaitheas an sin ; agus am feadh a bhios sinn an ifrinn, bithidh easan maille ruinn.

*Ephenet.* An sin air ùmhladh sios domh fa-chomhair rìgh-chathair an Uile-chumhachdaich, ghiùlan m' aingeal-dhiona mi ni bu luaithe na smaoin, deich mìle 'ar fhichead de mhìltean fo na flaitheas rìoghail far am faca mi na lòchrain sin a tha sior lasadh anns nan nèamhan iormailt-each, 'nuair a chunnaic mi iad thuirt mi ri m' fhear-iùil dealrach, gu 'n cuala mi 'nuair bha mi air talamh gu 'n robh gach aon de na reulltan seasmhach ud 'nan saoghail, agus gu 'n robh mi creidsinn gu 'm faodadh iad a bhi mar sin, a thaobh am mòr mheud, gidheadh tha iad r'an amharc o 'n talamh ceart cho beag 'sa tha 'n saoghal r'a amharc ás an so, ged a tha 'n saoghal gun amharas, air fhaicinn ni's dorcha an so na tha iadsan air am faicinn leo-san a th' air an talamh. Ach air dhomh a leithid de chothrom a bhi agam, bhithinn ro dheònach gu 'n innseadh tu dhomh am beil sud ceart.

*Aingeal.* Fhreagair m' fhear-coimhid deal-rach mi, 'g ràdh: Dha-san a tha Uile-cumhachd-ach cha n-eil ni sam bith do-dheanta; agus cha n-urrainnear crìoch a chur roimh a neo-crìoch-nachd-san. Ghabh an Dia a tha siorruidh beannaichte ùine shea laithean a' cruthachadh an domhain, ach bha e comasach a dheanamh cho math ann an tiotadh, na 'm b' e sin a dheagh thoil féin; 's ann le neart a chumhachd a rinn se e; agus cha 'n urrainn neach sam bith innse na tha 'n comas a chumhachd-san ach e féin.

Ach air son a bhi dearbhadh o a chumhachd-san, gur e a thoil e, cha mhath am mìneachadh sin ann an ionad-fòghluim nam Flaitheas. Tha e deanamh na's àill leis, araon air nèamh agus talamh; agus na nithe is àill leis fhoillseachadh dhuinn, 's aithne dhuinne iad; agus na nithe nach d' fhoillsich e mar sin, is diomhaireachd iad a tha air an dùnadh suas 'na chomhairle shiorruidh féin, nithe a bhiodh na ladornas an-dana fheòraich le creutair sam bith. Cha n-eil teagamh nach eil e comasach cho liugha saoghal a chruthachadh 's a tha de reulltan anns an iormailt, na 'm b' e sin a thoil; ach a thaobh is nach d' fhoillsich e sin dhuinn fathast, cha n-e ar gnothach a bhi 'ga fheòraich. Am feadh a bha sinn a' còmhradh mar sud, ràinig sinn na crìochan as isle de 'n iormailt far am faca mi àireamh mòr de chruthaibh uabhasach a bha oillteil dorcha 'nan coltas agus a theich air falbh o làthair m' fhir-iùil.

*Ephenet.* 'S iad sud gu cinnteach, arsa mise, cuid de dh' armailt na h-ifrinn, a tha cho dubh agus cho uabhasach 'nan dreach.

*Aingeal.* 'S iad so, arsa m' fhear-iùil, cuid de na spioradan a thuit o'n chreideamh, agus a tha bith-shiubhal sìos agus suas 's an iormailt, agus air an talamh, mar leòghanan beucach, ag iarraidh cò a dh' fhaodas iad a sgrios; agus ged a theich iad as a so, chì thu iad gu h-aithghearr 'nan crìochan cianaile féin; oir tha sinn a nise air eirthire sloc an dubh-aigin.

# AN SAOGHAL A TA RI TEACHD:

NO

# SEALLADH DE DH' IFRINN,

AGUS DE

# PHEANAS AN T-SLUAIGH MHALLAICHTE.

---

Chunnaic mi ann an ùine ghearr gu 'n robh briathran m' fhir-iùil ro fhìrinneach; oir bha sinn gu luath air ar n-iathadh le dorchadas a bha mòran ni bu doilleire na'n òidhche, agus maill ris a sin droch bhòladh mòran ni bu tachdaidh na pronnasg loisgte; bha mo chluasan mar an ceudna air an lionadh le sgreadail uabhasach nan spioradan mallaichte, air chor is gu 'n robh na pongan bu neo-fhonnmhoire, na cheòl binn an coimeas ris.

*Aingeal.* Tha thu nis', ars m' aingeal-dhion, air bruaich na h-ifrinn; ach na biodh eagal ortsa o chumhachd an fhir-mhillidh, oir ni 'n t-ùghdarras a th' agamsa o rìgh-chathair

na glòire, do dhion o gach cunnart; faodaidh tu chluinntinn an so bho dheamhnaibh, agus bho anmaibh dìte, na h-aobharan mallaichte thug a chum léir-sgrios neo-chrìochnach iad; agus mas math leat ni sam bith fharraid dhiù, feòraich e, agus bheir iad freagradh dhut: cha 'n urrainn na deamhnan do dhochan, ged a b' àill leo, oir tha iad ceanghailte leis an Tì sin a thug dhomhs an t-ùghdarras, ni air am beil fios aca' féin, agus air son am beil iad air chuthach, agus 'am frionas, a' beucail, agus a' cagnadh an slabhraidhean, ach sin gu léir an diomhanas.

Bha sinn a nis' air teachd a steach do chrìochan na h-ifrinn, a th' air a suidheachadh ann an doimhneachd an dubh-aigein: an sin ann an loch de theine pronnaisg leaghta, ceanghailte le slabhraidh chruaidh le òrdugh seasamhach nam flaitheas shuidh Lucifer air cathair theinnteich; agus a shùilean uabhasach a' lasadh le corraich ifrinneil, cho làn fraoich 's a b'urrainn d' a phian claoidhteach a dheanamh. Thug na spioradan bith-siùbhlach sin, a theich romhainn, mar a bha sinn a' tighinn o na Flaitheas, (mar thug mi fainear) sanas daibh gu 'n robh sinne a' tighinn, agus chuir so ifrinn uile ann an comh-ghair, agus a thaobh so bhruchd Lucifer a mach na toibheuman a b'uabhasaich' an aghaidh an Dè bheannaichte; air dòigh cho uaibhreach agus cho ardanach, is gu 'n robh e soilleir r' a fhaicinn gur e cumh

achd a bha dh' easbhuidh air, agus nach be fearg no gamhlas a dhùisg a mhiosgainn.

*Lucifer*. Ciod e a b' àill le fear na stairirich a bhi aig' a nis'? ars esan, tha mo fhlaitheas aige cheana, agus an t-slat rìoghail, shoillseach sin, a bhuineadh do 'n làimh so a ghiùlan: agus air son mo mhachraichean grianach neosheargta, m' òighreachd mhaiseach, tha e 'ga mo chumail ann an taigh dorch, dubhach, brònach, a' bhàis so! Ciod, an àill leis ifrinn a thoirt uam cuideachd, 'nuair a tha e 'g am mhaslachadh an so? Och! na 'm faighinnse ach aon latha eile g' a fheuchainn, bheirinn crith air na nèamhan agus luasgainn a rìgh-chaithir dheal rach. Agus cha chuireadh a chumhachd uile eagal orm, ged a bhiodh lasraichean ni bu braise na iad so aige gu mo chuir annta. Agus ged rachadh an latha 'nam aghaidh, cha b' e sin mo choire-sa! Cha n-eil spiorad sgiathach fo chùpan nam nèamh is treubhaich a dh'fheuch e féin air son buaidh fhaotainn na mise. Ach, Och! (ars esan le guth tiamhaidh) tha 'n latha sin air a chall; agus tha mis' air mo ghlasadh fo dhìte 's an àite chianail so; Ach tha e 'na nitheigin furtachd dhomh fathasd, gu 'm beil dòrainn a' chinne-dhaonna a' feitheamh air mo thruaige-se; agus o nach urrainn mi mo chorraich a dhioladh air fear na stairirich, diolaidh mi orrasan e cho fad 's a th'ann am chomas.

*Ephenet*. Bha mi fo uabhas le éisdeachd na cainnte mhi-naomha so; agus cha b' urra mi

gun a ràdh ri m' fhear-iùil, "Nach ceart a tha 'thoibheuman air na dioladh!"

*Aingeal.* 'S e na chual thu o 'n spiorad cheannairceach so, araon a pheacadh agus a pheanas; oir tha na h-uile toibheum a tha e brùchdadh an aghaidh nan nèamh a' deanamh ifrinn ni's teotha dha.

Chaidh sinn an sin air ar n-adhart, am measg seallaidhean cianaile de dhoilgheas agus de dhòrainn neo-mheasgaichte, far am faca sinn dithis anmanan truagha air am pianadh le spiorad, a bha g'am bith-thumadh ann an loch teine agus pronnaisg a bha dol 'na chaoiribh, dearga am feadh a bha iadsan sa' cheart-uair a' soireachadh agus a' mallachadh a chéile, aon dhiu ag ràdh r' a chomh-fhear-fulangais claodhte, "O gu ma mallaichte gu'n robh t'aghaidh 's truagh nach robh mi gun mo shùilean a shocrachadh riabh ort! 'S e mo thruaighsa a bhi 'nad chuideachd; faodaidh mi a bhi 'nad chomain-sa air son so, 'se do chomhairleansa a thug 'an so mi; 's tus' a bhrosnaich mi; 's tu a chuir anns an ribe so mi, 's e do ghionach agus do mhealltaireachd-sa, agus t' fhoirneart agus do bhleth air na bochdan, a thug mis' an so. Na 'n robh thu air toirt eiseamplair mhath dhomh-sa, 'nuair thug thu 'n droch eiseamplair dhomh dh' fhaodainn, air son na tha dh'fhios agam, a bhi anns na flaitheas, agus a bhi ann an sin cho sona 's a tha mi nise cho truagh; ach, Och an truaghan a tha mi ann

's e mi leantinn do cheuman-sa a thug gus an staid dhòrainneich so mi, chum an léir-sgrios shiorruidh! O nach robh mi riamh gun do ghnùis fhaicinn! O nach robh thu fathast gun bhi air do bhreith, mu'm biodh m' anam air a mhilleadh leat, mar tha e!"

Fhreagair an truaghan eile, "Agus nach fhaod mise do choireachad-sa cho math? Oir nach cùimhne leat mar a rinn thu mo mhealladh anns an àite ud agus aig an àm ud, 'nuair a tharrainn thu mach mi agus dh' fheòraich thu dhiom an rachinn còladh riut, an uair a bha mi mu thimchioll gnothaichean eile, agus a' feitheamh air mo ghairm laghail? Ach thug thusa leat air falbh mi, agus uime sin tha thu cho fad anns a choire rium-sa: ged a bha mise gionach, bha thus' ardanach; agus ma dh' ionnsaich thusa gionach uamsa, tha mi cinnteach gu 'n d' ionnsaich mise uatsa ardan agus misg, agus ma dh'ionnsaich thusa mealltaireachd uamsa, dh'ionnsaich mise strìopachas, breugan, agus fanaid air maitheas Dé uatsa. Mar sin, ged a chuir mise mearachd thusa ann an cuid de nithe, gidheadh chuir thusa cho fada mearachd mise ann an nithe eile; agus uime sin ma tha thusa 'ga mo choireachadh-sa mar an ceudna. Agus ma 's éigin dhomh-sa freagairt air son earrann dhe do dhroch ghniomharradh-sa, 's eigin dhutsa freagairt air son earrann de mo chud-sa. B' fhearr leam nach robh thu rìamh air tighinn an so, tha do dhearbh

aogais a' lot m'anma, ann an toirt ciont as ùr gu'm inntinn: 's ann maille riut-sa pheacaich mi. O doilgheas m' anma! Agus o nach b'urra' mi do chuideachd a sheachnadh an sud, O 's truagh nach robh mi gun a mealltainn an so!"

Bhreithnich mi air ball o'n chòmhradh mhuladach so, gu 'm bi iadsan a tha peacachadh an comunn a' chéil' air an talamh, air am peanasachadh an comunn a chéil' ann an ifrinn. Agus ged bu toigh leo a bhi 'n cuideachd a chéil' air an talamh, gidheadh gur fuathach leo a bhi mar sin ann an ifrinn. Tha mi creidsinn, gur e so an dearbh aobhar a thug air Dibhus, gu 'm bu mhath leis fo choltas spéis d' a bhràithrean, rabhadh a thoirt dhaibh chum 's nach tigeadh iad do 'n ionad phianail so; se ghràdh féin, agus cha b' e gràdh dhaibh-san, a ghluais e; oir na 'n rachadh iad an sud, bhiodh a mhualad-san air a mheudachadh.

Ach bha seallaidhean ni bu chianaile de dhòrainn fathasd r'a fhaicinn: oir air dhuinn an dà anam mhallaichte so fhàgail a' coireachadh a' chéile, air son a bhi na 'n aobhar truaigh do chàch a chéile; chaidh sinn ni b' fhaide air ar n-aghaidh ag amharc caochladh seallaidhean cràiteach, agus, am measg chàich, bean aig an robh pronnasg lasarach air a chur sìos daonnan 'na slùgan le aon dhe na spioradan peanasachaidh; nì a bha e deanamh le leithid de dh'an-iochd oillteil, gharg, is nach b'urra mi gun a ràdh ris—

*Ephenêt.* C'arson a tha thu gabhail a leithid de thlachd ann ampianadh an truaghain bhochd sin, is gu 'm biodh tu mar so daonnan a' taomadh an stŭth lasaraich ifrinneil sin sìos 'na slŭgan?

*Spiorad.* Cha n-eil mi a' deanamh ach n'a thoill i gu ceart, (ars an spiorad:) oir bha a' bhean so, am feadh a bha i anns an t-saoghal, na ban-daormunn cho spìocach, is ged a bha òr ni bu leòr aice, nach b' urrainn i bhi air a sàsachadh leis, agus uime sin tha mise nise ga thaomadh sìos 'na slŭgan: bu choma le cò a mhealladh i no cò a mhilleadh i, na 'm faigheadh i cuid òir; agus an uair a thòrr i r'a chéile ionmhas na bu mhò na b'urrainn i chaitheamh gu bràth, cha leigeadh a gràdh do'n airgead leatha a chaitheamh urrad 's a bheathaicheadh i féin leis na nithe a bhiodh feumail d'i; oir is minig a shiubhail le brù fhalamh, ged a bhiodh a pòcaid làn, mar deanamh i a lionadh air cosg neach eile; agus air son a h-aodaich, cha d 'fhàs e riamh sean, no, ma dh' fhàs e mar sin, bha e air chuir le clùdan, cho tiugh 's gu 'n robh e cho duilich mìr de'n cheud-aodach fhaotainn amach, 's a tha e am measg dhaoine fòghluimte na talamhuinn bun abhainn *Nile* fhaotainn a mach. Cha chumadh i taigh, air eagal gun togadh iad cìs dh'i: is cha ghleidheadh i a h-ionmhas fo làimh féin, le eagal gu'n rachadh a creach;

's cha chuireadh i mach air rìagh e gun bhann agus gun gheall math ga chionn, air eagal gu 'm biodh i air a mealladh; ged a bha i féin mar bu tric a' mealladh na h-uile neach a b' urrainn i, bha i na ban-mheallltair cho mòr, 's gu'n mheall i corp féin dhe a lòn, agus a h-anam de thròcair. Agus gidheadh cha robh aig an truaghan mhallaichte so ach aon phàiste nighinn 'san t-saoghal shìos aig am fàgadh i e, agus thog i suas ì air doigh nach b' aithne dh'i feum a dheanamh dheth ni's mò na rinn i féin. Agus, mar sin, o'n be'n t-òr bu dhia d'i air talamh, nach ceart gu 'm faigheadh i làn a broinne dheth ann an ifrinn.

*Ephenet.* 'Nuair a sguir a fear-pianaidh de labhairt, dh' fheòraich mi dh'i an robh na bha e 'g ràdh mu déighinn fior? Fhreagair i mi, 'g radh, Cha n-eil, cha n-eil mo chreach! Cionnas gu do chreach? (arsa mise.) Seadh, gu mo chreach (ars' ise); a thaobh 's na'm biodh na tha m'fhear-pianaidh 'g innseadh fìrinneach, gu 'm bithinn na bu toilichte na tha mi. Tha e cantainn gur òr a tha e taomadh 'n am shlŭgan; ach tha e na dhiabhol meallt' agus a' labhairt nam breug; na 'm b' òr a bhiodh ann, cha deanain-sa gearan am feasd; ach tha e ga m' mhealladh, agus an àite òir, cha 'n-eil e toirt dhomh ach pronnasg gràineil breun; na'm biodh m' òr agam, bhithinn sona fathasd, air am beil n'a h-urrad do dhéigh agam is nam

biodh e agam an so, gur gann a bheirinn 'am malart e air son nam flaitheas, agus air son a bhi air mo ghiùlan ás a' so.

Cha b' urra mi gun innse do m' fhear-iùil gu 'n robh uabhas orm ag éisdeachd creutair truagh, ann an ifrinn féin, a' toirt a leithid so de ghràdh d'a h-earras, agus sin cuideachd am feadh a bha i an làmhan a fir-pianaidh.

*Aingeal.* Faodaidh so (ars' esan) a dhearbhadh dhut gur peacadh e a tha na olc ni's mò na gach olc eile; agus far am beil gràdh de stòras a buadhachadh, tha 'n t-anam sin caillte gu siorruidh: agus uime sin 's e bhi air toirt thairis de ghràdh a' pheacaidh am peanas is mò de na h-uile peanas. Tha gràdh an òir (d' am beil an creutair mallaichte so air a tabhairt thairis) na pheanas ni's claoidhtich' agus ni's pianaile dh'i, no am peanas leis am beil na spioradan mi-naomh-sa ga claoidh.

*Ephenet.* O (arsa mise) na'm b'urrainn daoine eucorach an t-saoghail, ach an cluais a chumail rè tiotadh ri beul an Topheit so, agus gu 'n cluinneadh iad sgreudail uabhasach nan anmanan mallaichte, cha b' urrainn iad gràdh a thoirt do pheacadh a rithist.

*Aingeal.* Dh'innis an fhìrinn an t-atharrach dhuinn; oir iad-san air nach eil eagal a luchd-teagaisg-san, agus nach toir spéis do na th' air a chuir sìos 'na fhacal, cha ghabhadh iad sanas ged a thigeadh neach o ifrinn.

Cha tainig sinn ach beagan air ar n-aghaidh

'nuair a chunnaic sinn anam brònach 'na laidhe air leabaidh do phronnasg loisgeach, air a thachdadh ach beag le bòladh gràineil, uabhasach, agus a' buralaich mar aon ann an dòrainn mhuladaich, le gearan searbh ea-dochais, ni a thug dhomh iarraidh air m'fhear-iùil fuireach rè tacain, a chum 's gu 'n cluinninn ni b' fhearr na bha e 'g ràdh; agus air dhuinn fantainn, chuala mi e ri tuireadh truagh, mar a leanas—

"Ah, is creutair truagh mi! Cailte gu bràth 's gu siorruidh! O na briathran guineach so *gu siorruidh!* nach leòir mìle de mhiltibh bliadhna gus am pheanas so fhulang, pìan, na 'm b'urrainn mi a sheachnadh, nach fhuiliginn aon tiotadh air son mìle de mhìltean saoghal? Cha bhi! cha bhi! crìoch air mo thruaigh-sa gu siorruidh! an deigh do na mhìltean de mhìltean bliadhna dol thairis, 'se *gu siorruidh* a bhios ann do ghnà! O staid gun sòlas, gun chòmhnadh gun dòchas d' a rìreadh! 'Se *gu bith-bhuan so* ifrinn nan ifrinn. O mo thruaighe! mallaichte! mallaichte! trid nan linntean siormhaireannach uile! Cho toileach 's a sgrios mise mi féin! O an amaideachd anabarrach de 'n robh mise ciontach, roghainn a dheanamh de toilinntinn diombuan a' pheacadh, air chosg peanas siorruidh! Cia tric 's a dh' innseadh dhomh gur ann mar so a thachradh! Cia minig a sparradh orm ceuman a' pheacaidh a thréigsinn, a dheanadh gun teagamh mo ghiùlan a chum seòmaraichean a' bhais shiorruidh!

Ach bha mise, mar an nathair bhodhar, cha d'aom mi mo chluais ris an luchd-ciùil ud, ged a chluich iad gu leadarra, binn. Dh'innis iad dhomh gu tric, gu 'n crìochnaicheadh mo thoil-inntinn dhiombuan gu h-aighearr ann am peanas bith-bhuan; agus a nise tha féin-fhiosrachadh bhrònach ga innse dhomh, tha e ga innse dhomh d'a rìreadh, ach tha e ro anamoch gu leasachadh, oir tha mo staid bhith-bhuan daighnaichte gu siorruidh. C'arson a thugadh ciall reusanta dhomh? C'arson a rinneadh mi 'nam anam neo-bhàsmhor, agus gidheadh gu 'n cuirinn cho beag suime? O cia mar tha mo neo-chùram féin ga mo lot gu bàs, agus gidheadh tha fios agam nach urrainn mi, nach fhaod mi bàsachadh! ach a bhi beò da m' chlaoidh gu siorruidh ni tha ni's measa na deich mìle bàs; agus gidheadh, dh' fhaodainn aon uair so uile a leasachadh, ach cha b'àill leam! O 's e sin a chnuimh chnàmhain nach bàsaich am feasd!—Dh' fhaodainn aon uair a bhi sona; bha slàinte air a tairgse dhomh, agus chuir mi cùl rithe. Och! ged nach biodh i am thairgse ach aon uair agus gu 'n diùltainn i, b' amaideas e nach robh aithrigh air mathanas, ach bha i air a tairgse dhomh mìle uair, agus gidheadh (an truaghan a bha mi ann) dhiùlt mi cho tric sud i. O am peacadh mallaichte, a tha le a thoillinntinn mheallt' a' cur a' chinne-dhaonna chum sgrios bith-bhuan! Ghairm Dia gu tric, ach dhiùlt mise e cho minig; shìn e mach a làmh,

ach cha do chuir mise suim 'an sin. Is tric a chuir mi suarach a chomhairl! Cia cho tric 's a dhearmaid mi achmhasan! Ach a nis' tha 'n sealladh air a mhùghadh, agus a' chùis air a h-atharrachadh; oir tha e nis' a' gàireachdaich ri mo thruaighe, agus a' fanaid air mo léir-sgrios. Bheireadh e cobhair dhomh aon uair, ach aig an àm sin cha ghabhainn còmhnadh uaithe, agus uime sin na truaighean bith-bhuan-sa tha mi gu fhulang fo bhinn mo dhìtidh, cha n-eil annta ach ceart dhioladh air son na rinn mi féin.

Cha b' urrainn mi 'n tuireadh dòlasach so, a chluinntinn gun a bhi beachd-smuaineachadh air an deagh-ghean iongantach a nochd an Dia a tha siorruidh beannaichte dhomh féin: cliù shiorruidh gu 'n robh d' a ainm naomha-san! Oir dh'innis mo chridhe dhomh gu 'n robh mi ceart cho toillteannach air a bhi am chusbair d'a chorraich bhith-bhuan ris an truaghan dhona so, agus 's e dheagh-ghean a mhàin a rinn an eadar-dhealachadh.

> O 's do-rannsaicht' a chomhairl' chaomh!
> Cò thomaiseas a reachdan naomh'?

An deigh dhomh a bhi beachd-smuaineachadh mar so, labhair mi ris an truaghan dhòlasach, ghearanach ud, agus dh' innis mi dha gu'n cuala mi a thuireadh tùrsach ni leis an do thuig mi gu 'n robh a mhulad ro mhòr, agus a chall do-leasaichte, agus thubhairt mi ris gu 'm bithinn deònach gu 'n innseadh e dhomh ni bu

mhìonaidiche mu thimchioll: ni a dh' fhaodadh theagamh a dhòrainn a lùghdachadh.

*Anam mallaichte.* Cha lùghdaich, cha lùghdaich idir: tha mo phiantan cho truagh is nach ceadaich iad lasachadh sam bith; cha cheadaich, cha cheadaich air son an tiotaidh is lugha. Ach leis a cheist a dh' fheòraich thu, tha mi tuigsinn gur coigreach an so thu; agus gu m bi thusa mar sin gu siorruidh. Och! nam biodh agamsa fathast ach an dòchas bu lugha air fhàgail, cia mar a strìochdainn, 's mar a ghlaodhainn, agus mar a bithinn gu sìorruidh 'g ùrnaigh air son gu bithinn air mo shaoradh o'n ionad dhòrainneach so! Ach, Och: is diomhainn sud uile. Tha mi caillte gu siorruidh Ach a chum is gu 'm bi thusa air t' fhaicill. o theachd do'n ionad-sa, innsidh mi dhut na tha 'mhuinntir mhallaicht' a' fulang an so.

Tha ar dòlasaibh anns a' ghainntir ifrinneil so de dha ghnè, 'se sin, na chaill sinn, agus na tha sinn a' fulang, agus cuiridh mi sìos gach aon dhiù fo cinn air leth; ged a bhitheas mo mhulad leis an eachdraidh dhubhach air a mheudachadh.

*Anns a' cheud àite*, uime sin, mu na chaill sinn.

1. Anns an ionad dhoilleir, chianail so de mhulad agus de dhòrainn, chaill sinn lathaireachd an Dé tha siorruidh beannaichte; agus 'se sin a tha deanamh a' ghainntir so na ifrinn. Ged a chailleamaid mìle saoghal, cha biodh e na chall cho mòr ris an aon chall so: oir na 'm

biodh e so-dheanta gu 'n tigeadh am boill-sgeadh bu lugh de a dheagh-ghean an so, dh' fhaodadh sinn a bhi sona; ach chaill sinn sin gu ar doilgheas siorruidh.

2. Chaill sinn mar an ceudna ann an so comunn naomh agus aingeal, agus cha n-eil againn 'nan ionad-san ach aibhistearan claoidhteach.

3. Chaill sinn na flaitheas cuideachd an so, suidheachan nam beannachd. Tha sloc dhomhainn eadar na nèamhan agus sinne, ionnas gu 'm beil sinn air ar druideadh a mach a's an àit' ud gu siorruidh. Tha na dorsan siorruidh air am beil an sluagh bheannaicht' a' dol a steach gu sonas, air an dùnadh a nise gu bràth ann ar n' aghaidh-ne a ta chòmhnaidh an so.

4. Chaill sinn 'an so mar an ceudna na h-uile co-mhothachadh; agus tha so na chall ro mhòr do 'n t-sluagh mhallaichte: oir 's e gu'm beil an Dia sin, a tha cho iochdmhor do pheacaich, is gu 'n tug e a Mhac ionmhuinn féin gu bàsachadh air an son, cho fada bho cho-bhaigh a bhi aige dhuinn is gur ann a tha e a' deanamh gàirdeachas ri ar mulad, agus gu 'n dean e sud gu siorruidh, se sin a tha g'ar lot a dh'ionnsaidh ar cridhe, agus a thaobh so tha ar dòlas thar tomhas muladach. Agus ciod e as urrainn a bhi ni's an-iochdmhoir' agus ni's claoidhtiche, no gu'm beil am Fearsaoraidh, a tha toirt a dhearbh fhuil air son muinntir eile, 'g aicheadh bhàigh dhuinn; ni mò bhith-

eas co-mhothachadh aig naoimh no aing-lean ruinn, ach am feadh a tha sinne a glaodh-aich fo'r truaighe an so, fo chorraich Dhé bros-naichte, bithidh na naoimh mar an ceudna a' deanamh gàirdeachais air son gu 'm beil sinn air ar dìteadh, agus tha Dia air a ghlòrachadh ann ar léir-sgrios. Feuch toradh uabhasach ar peacannan !

5. Chum a leigeadh ris dut gu 'm beil ar cŏr truagh n'as muladaiche na sud uile chaill sinn ar dòchas am a bhi tuilleadh ni's mò air n-ar n' aisig gu staid na's fearr, agus tha so a' fagail ar staid tŭr ea-dòchasach. Esan a tha 'san staid is deuchainnich' air an talamh, tha fathasd earbs' aige. Agus uime sin, tha e 'na ghnà-fhacal coitcheann, " *As eugmhais dòchais bristidh an cridhe.* Cha n-ioghnadh mar sin ge do bhristeadh ar cridhe-ne, oir tha sinn an so araon gun chobhair gun dòchas.

'S e so na chaill sinn; agus is leòir a smuain-eachadh, chum ar n-anmaibh truagh' a reubadh, a bhioradh, agus a chnàmh gu siorruidh. Gidheadh, O nam b' e sud uile e! Ach tha mothachadh againn air peanas mar a th' ag-ainn air call: agus o na leig mi ris dhut na chaill sinn, nochdaidh mi nise dhut na tha sinn a' fulang.

Agus, *anns a' cheud àite*, Tha sinne ann an so a fulang iomadaidh ; tha sinn 'an so air ar claoidh air mìle, ni-eadh, ach air deich mìle dòigh eugsamhail. Is ainneamh leo-san a tha

fulang air an talamh a bhi fulang ach o aor ghalar aig an aon àm: ach ged a bhiodh iad air am pianadh leis a phlàigh, le galar nan alt, galar-fuail, agus leis an teasaich, an aon uair, air cho muladach 's a mheasadh iad an staid, gidheadh cha n-eil iad sud uile ach mar sgobadh cuileig an coimeas ris na piantan guineach do-ghiùlain, a tha sinne a' fulang. Tha sinn a cruaidh-ghleachd ri gràinealachd eugsamhail na h-ifrinn uile: tha teine do-mhùchta 'an so g'ar losgadh; loch de phronnasg lasarach g'ar sìr thachdadh; slàbhraidhean bith-bhuan 'g'ar nasgadh; tha dorchadas iomalach an so g'ar cur fo gheilt, tha cnuimh cogais g'ar cagnadh do ghnà, agus tha aon sam bith dhiù so na 's claoidhtiche r' am fulang, no na piantan ud uile a mhothaich an cinne-daonna gu léir riamh air an talamh.

2. Ach, mar tha ar piantan iomadaidh, is amhail a tha iad coitcheann mar an ceudna a' cràgh gach buill fa leth de 'n chorp, agus a claoidh uile bhuadhan an anma, ni a tha deanamh na tha sinn a' giùlan do-fhulang anns an tomhas is ro mhò. Anns na galairean sin uile do 'm beil sibhse a dhaoine buailteach a th'air an talamh, ged' fhaod cuid de bhuill a bhi fulang, gidheadh tha cuid eile saor o 'n phian; ged bhiodh do chorp tinn faodaidh do cheann a bhi slàn; agus ged bhiodh do cheann goirt, gidheadh faodaidh do chol-

ann a bhi saor; agus ged bhiodh do cholann a' h-òrdugh, faodaidh do làmhan agus do chăsan a bhi slàn. Ach tha e air mùghadh dòigh an so, oir tha gach ball fa leth de 'n anam agus de 'n chŏrp air an claoidh aig an aon uair.

Tha 'n t-sùil air a cràdh le amharc nan diabhol, a tha r'am faicinn anns na h-uile cruth is uabhasaich, agus gach dreach is duaicnidh, anns an urrainn am peacadh an cur. Tha 'chluais do ghnà air a bioradh le sgreadail oillteil agus ulfhartaich gun sgŭr an t-sluaigh mhallaichte. Tha na cuinneinean air am mùchadh le caoiribh pronnais; an teanga le builg loisgeach; agus an corp uile air ioman ann an lasraichean de theine leaghta. Agus tha uile chumhachdan agus bhuadhan ar n-anmaibh air am peanasachadh air a mhodh cheudna; tha ar mac-meanmainn air a chlaoidh le smuaineachadh air ar pian 'sa cheart àm, tha mheoghair air a call le smaointeachadh air na flaitheas shòlasach a chaill sinn, agus na cothroman a bh' againn air a bhi air ar sàbhaladh. Tha ar n-inntinnean air an claoidh le a bhi toirt fainear cho diomhain sa chaith sinn ar n-ùine luachmhor, agus mar a mhi-ghàthaich sinn ar cothroman. Tha ar tuigse air a cràdh le smuaineachadh air na cusbairean taitneach a bh' againn 'san t-saoghal, agus air ar pian a nis; agus na dòrainnean a tha ri teachd 'sa mhaireas gu siorruidh; agus tha

ar cogaisibh air an claoidh le cnuimh a tha g'an sìr chnàmh.

3. 'Se ni eile a tha deanamh ar truaighean do-ghiùlain, anabarr meud ar peanais: tha 'n teine tha g' ar losgadh cho garg, is nach b'urrainn na tha dh'uisge 'sa chuan gu bràth a chasg; tha na piantan a tha sinn a' fulang an so cho anabarrach is gu 'm beil e do-dheanta do neach sam bith an cuir an céill ach iadsan a mhàin a tha 'g am mothachadh, ni as gann a b' urrainn neart aingil a ghiùlan.

4. 'S ni muladach eile de ar truaighean buantas ar dòlasan: cho eugsamhail, cho coitcheann, cho dian-gharg 's tha iad, tha iad buan-mhaireannach cuideachd; is cha mhò a tha 'm fosadh is lugha againn uapa; tha ar dòrainnean araon dian-gharg agus sin do ghà. Na 'm biodh an lasadh bu lugh' againn uapa, dh'fhaodadh gu'm biodh rudeigin saors' againn; ach is ann a tha ar staid ro bhrònacn, do bhrìgh is nach eil am faothachadh is lugha againn fo ar fulangasaibh, agus na dòlasan fo 'm beil sinn gur eigin duinn am fulang trid uile linne na bith-bhuantachd. 'Se so is aobhar do 'n mhìrùn a tha 'g éirigh ann ar cridheachan an aghaidh Dhé, agus tha ar fuath do Dhia a cumail ar dòlais oirnne gu siorruidh.

5. Tha 'n comh-chomunn a th' againn an so mar an ceudna na earrann eile de ar dòlas. 'Se aibheistearan peanasachaidh, agus

anmanan cràiteach, as cuideachd dhuinn; agus 'se ulfhartaich agus sgreadail uabhasach, le ro mheud ar péin, agus mionan oillteil mallaichte an aghaidh an Tì gur e a chumhachd agus a cheartas a tha g' ar coimhid an so, ar coluadar uile. Agus tha peanas ar co-luchd-fulangais an so, cho fada bho ar truaighe a lùghdachadh is gur ann a tha e gu ro mhòr a' meudachadh ar piantan.

6. Tha 'n t-ionad 'sam beil sinn a fulang na earrann eile dhe ar cruaidh-chas: is e cothional gach truaighe, prìosan dorcha dubhaigin, loch de theine agus de phronnasg, àmhuinn theinteach a tha dian lasadh gu siorruidh, dubh dhoilleireachd dorchadais bith-bhuan; agus fa dheireadh, ifrinn féin a th' ann. Agus is éigin gu 'm meudaich ionad cho dòlasach so ar dosgainn.

7. Tha ain-iochd ar luchd-pianaidh na ni eile tha meudachadh ar dòlais: tha ar luchd-claoidh 'nan diabhoil anns nach eil tlŭs, ach, air dhaibh féin a bhi air an cràdh, tha iad mar sin a' gabhail tlachd ann a bhi g'ar claoidh-ne mar an ceudna.

8. Tha gach ni fa leth dhiù sud a dh'ainmaich mi ro chràiteach; ach 's e tha g' an deanamh ni's ro chràitich, gu 'm bi iad mar sin gu siorruidh; agus gu mair ar fulangasaibh is do-iomchair uile, fad uile bhith-bhuantachd. O staid thruagh dhaoine! a bhi 'nan cusbairean sior-mhaireannach air ceart dhioghaltas Dhé.

" Imichibh uam, a shluaigh mallaichte, a dh' ionnsaidh an teine shiorruidh!" 's e sin a tha na shéirm do ghnà am chluasan. O nach ann a b' urra mi a' bhinn mharbhtach sin atharrachadh ! O na 'm biodh e ach air eigin so-dheanta! Ciod e nach deanainn agus nach fhuiliginn chum a h-atharrachadh ? Agus gidheadh cha n-eil e 'n comas an Uile-chumhachdaich mo pheanasachadh ann an tomhas n' as mò na tha mi nis' a' fulang. Ach 'se gur eigin gu 'm fuilig mi e mar so gu siorruidh, an ni nach fhios domh cionnas a ghiùlanas mi e; agus gidheadh feumaidh mi fhulang tre bhith-buantachd gun chrìch. Mar so nochd mi dhut an staid dhòrainneach 'sam beil sinne, agus anns am bi sinn, gu siorruidh.

'S gann a chuir an t-anam truagh-sa crìoch air na bha e 'g ràdh, mu 'n robh e as ùr air a phianadh le spiorad ifrinneil, a thuirt ris le bagar sgur de ghearan, oir (ars esan) tha e diomhain dhut; agus a thuilleadh air sin, nach eil fhios agad gu 'm beil thu ro thoillteannach air so uile ? Cia minig a dh'innseadh dhut roimhe mu 'n staid so, ach cha b'àill leat an uair sin a chreidsinn? is ann a bha thu fanaid orra-san, a bha 'g innseadh dhut mu ifrinn, agus cha n-e sin a mhàin, ach bha thu cho ladorna 's gu 'n robh thu toirt dùlan do cheartas an Uile-chumhachdaich, agus g'a bhrosnachadh gu do sgrios ! Cia tric s'a dh'iarr thu air Dia do mhallachadh ? agus am beil thu nis' a' gearan air son gu 'n d' fhuair thu freag-

radh a réir na bha thu guidhe? nach mi-reusant' an ni gu 'm biodh tu cho tric ag iarraidh do mhallachadh, agus gidheadh a nise cho anshocrach g'a ghiùlan? Tha thu féin ag aideachadh gu'n robh slàinte ann a d' thairgse, agus gu 'n do chuir thu cùl rithe; ciod an aghaidh uime sin, leis an urrainn thu a bhi gearan air do phian? Tha n'as mò de dh' aobhar gearain agam-sa no th' agad-sa, oir bha ùine fhada air a bàirigeadh ortsa chum aithreachais, ach bha mis' air mo thilgeadh do dh' ifrinn cho luath 'sa pheacaich mi; bha slàint' air a nochdadh dhut-sa, agus mathanas gu tric' air a thairgse dhut ach cha robh tròcair riamh air a tairgse dhomh-sa, agus bha mi air mo tabhairt thairis cho luath 'sa pheacaich mi do pheanas siorruidh: na 'm biodh slàinte am thairgse, cha chuirinn cho suarach i 'sa chuir thus; agus b' fhearr dhut nach robh i riamh 'na d' thairgse, oir an sin bhiodh do pheanas ni bu sho-iomchair Co a tha thu a smuaineachadh aig am biodh truas riut, leis am b'àill a bhi air do mhallachadh a cheart aindeoin nam flaitheis féin?

Thug so air an truaghan glaodh amach, O na bnanaich mar so air mo chlaoidh! tha fhios agam gur ann uam féin a tha mo sgrios: O nach ann a b' urrainn mi sin a dhi-chùimhneachadh! 'Se na smuaintean sin mo phlàigh is ro mhò an so: b' àill leam a bhi air mo mhallachadh, agus uime sin 's amhail a ta mi nise gu ro cheart

An sin air dha tionndaidh ris an Spiorad a bha ga phianadh, thubhairt e, Ach 's ann trìd do bhu-airidhean-sa, a dhiabhoil mhallaichte a thainig mi'n so; 's tusa bhuair mi chum na h-uile peacadh a chiontaich mi; agus am beil thu nise g am mhaslachadh air a shon? Tha thusa 'g ràdh nach robh Slànaighear riamh 'na d' thàirgse, ach thig-eadh dhut a thoirt fainear, nach mò a bha buair-eadar agad, mar a bha thus 'g am bhuaireadhsa do ghnà, agus cha b' urrainn mi idir teicheadh as o do dian-iarrtas.

Fhreagair an deamhainn e gu sgĕigeil, ag ràdh, Tha mi 'g aideachadh gu 'm b'e sin mo ghnothach do thàladh an so, agus is tric a chaidh sin innseadh dhut le do luchd-teagaisg: dh' innis iad dhut soilleir gu leòir, gu 'n robh sinne 'g iarraidh do sgrios, agus gu'n robh sinn do ghnà a' dol mu 'n cuairt mar leòghanan beuc-ach, ag iarraidh cò a dh' fhaodadh sinn a sgrios, agus is tric a bha eagal orm gu 'n creideadh tusa iad, mar a rinn iomadh eile, gu ar duilichinn mhòr; ach bha thusa deònach na dh' iarr sinn ort a dheanamh; agus a chionn gu 'n d'oib-rich thus a réir ar n-iarrtais, is ceart a ni gu 'm pàigheadh sinne do thuarasdal dhut. Agus rinn an Spiorad an sin a phianadh as ùr, agus thug so air gun bheuchd e amach cho uabhasach, is nach b ' urra' mi fuireach n'a b'fhaide 'ga éisdeachd, agus uime sin chaidh mi seachad air.

*Ephenet.* Nach cianal (arsa mise ri m' fhear-

iùil) staid nan anamannan mallaichte ud! 'S iad tràillean an diabhoil am feadh a tha iad air an talamh, agus tha e 'g an coireachadh agus 'g an pianadh air a shon, 'nuair a théid iad do dh' ifrinn.

*Aingeal.* Tha'm mi-run do shliochd Adhaimh uile (arsa m' fhear-iùil) anabarra mòr, do bhrìgh 's gu'n bhàsaich am Fear-saoraidh beannaichte chum an teasairginn, agus gu 'm beil iad a mealtainn an t-sòlais o 'n robh na Spioradan-sa air an tilgeadh sìos. Agus ged a tha e do-dheanta gu 'm buadhaich iad air a' phobull taghta, ionnas gu 'n rachadh aon dhiù a sgrios, gidheadh o nach aithne dhaibh cò iad, cha n-eil iad a sgur a bhuaireadh nan uile gu peacadh, leis na h-uile innleachd is urrainn iad a chleachdadh, a thaobh is gu 'm beil fhios aca gur e sin slighe am millidh; agus do bhrìgh is gu 'm beil cho liugha anam aineolach mu 'n cùilbheartan, tha iad gu ro-fhurast a' buadhachadh orra chum an léir-sgrios siorruidh. Agus chunnaic thu cheana mar tha iad a' buintinn riuthe 'an so, air son éisdeachd a thoirt do 'm buairidhean, agus chì thu tuille gu h-aithghearr. Agus ged a tha iad 'ga dheanamh chum an corraich na 'n aghaidh a shàsachadh, do bhrìgh 's gur daoine iad, gidheadh anns an nisa is gnìomharran an Uile-chumhachdaich iad, agus luchd-coilionaidh a cheart dioghaltais an aghaid pheacach a sgrios iad féin gu toileach, le bhi' g éisdeachd ri mealltaireachd an diabhoil.

Air dhuinn dol beagan ni b' fhaide air ar n'adh-

aidh, chunnaic sinn àireamh mòr de dh' anmannan mallaichte cuideachd, a gìosgan le 'm fiaclan le ro-mheud an corraich agus am péin, am feadh bha na Spioradan peanasachaidh le lasan ifrinneil a' taomadh teine leaght' agus pronnasg orra daonnan; agus iad-san anns a'cheart uair a' mallachadh Dhé iad féin, agus iad-san a bha timchioll orra, le toibheumibh air modh ro ghairisinneach.

Cha b'urrainn mi gun fheòirich de dh'aon de na Spioradan a bha 'g am pìanadh, cò iad sud a bha iad a cràdh air dòigh cho an-iochdmhor? Ars esan,

*Spiorad.* 'Se so iadsan is ro mhath a thoill am peanasachadh: 's iad so na truaghanan mall-aicht' a sheòladh an t-slighe cheart a dh'ionnsaid nèimh do mhuinntir eile, am feadh a bha iad féin cho fada 'n geall air an ionad-sa, is gu 'n tainig iad a nis' ann. 'S iad so na h-anmannan sin a bha 'nan ard 'sheamarlanan air ifrinn air an talamh, agus uime sin is ro thoillteannach iad air spéis shònraichte na h-ifrinn a nise. Tha sinn a' cleachdadh ar n' uile dhichioll chum an cuibhroinn féin de pheanas a thoirt do gach aon fa leth 'an so, ach bithidh sinn cinnteach gu 'n toir sinn an àire nach bi uireasbhuidh air a h-aon dhiù sud; oir cha 'n e mhàin gu 'm beil aca-san ri freagairt air son am peacannan féin, ach air son pheacannan na muinntir a thug iad air seacharan mar an ceudna le 'n teag-asg agus le 'n eiseamplair mi-naomha.

*Ephenet.* O 'n bha iad 'nan seamarlanan cho dìleas do dh' ifrinn, 'sa tha thu 'g ràdh, shoilinn gu 'm bu chomain duibh buinntinn riubhe beagan ni bu chaoimhneile.

*Spiorad.* Thug an Spiorad ladorn freagradh dhomh air an dòigh sgĕigeil so, " Iadsan a tha 'n dùil comain am measg dhiabhol, chì iad gu'm beil iad am mearachd; oir tha comain no taingealachd na shŭbhailc; agus is gràin leinne na h-uile sŭbhailc, agus tha nàimhdeas neo-bhàsmhor againn dhaibh; thuilleadh air sin, is fuathach leinn an cinne-daonna gu léir agus na'm biodh e 'n ar comas, cha bhiodh a h-aon diu sona. Tha e fior, nach eil sinn ag innseadh sin daibh air an talamh, do bhrìgh 's gur e ar gnothach an sin a bhi miodal riu agus 'ga mealladh; ach 'nuair a gheibh sinn 'san ionads' iad, far am beil iad daingean, teann (oir an ifrinn cha n-eil saoradh) leigidh sinn ris dhaibh gu h-aithghearr an amaideachd air son gun chreid iad sinn.

*Ephenet.* O 'n chainnt a chuala mi o'n Spiorad-sa agus o Spioradan eile, cha b'urra' mi gun bheachd-smuaineachadh gur e mòr gràsan do-labhairt leis am beil peacaich bhochda sam bith air an toirt do nèamh, 'nuair a bheir sinn fainear cho lion ceap-tuislidh agus inneal thàlaidh a th' air a chuir rompa le eascaraid nan anmannan, chum an cur an sàs air an t-slighe; agus uime sin is obair a tha ro aithrigh

air Mac beannaichte Dhé, a phobull a shàbhaladh o 'm peacannan, agus an teasairginn o 'n fhéirg a ta ri teachd. Ach is amaideachd agus cuthach gun chomais an duine, a bhi diùltadh tairgs a dheagh ghean-san, agus a bhi dlù-cheangal ris an fhear-mhillidh.

*Aingeal.* 'Se am peacadh a tha cruadhachadh an cridhe agus a' dalladh an sùilean mar so, ionnas gu 'm beil iad neo-chomasach air cùisean a thuigsinn gu ceart, gus an tig an Spiorad Naomh' agus gu 'n ùng e an sùilean le sàbh-shul, a bheir air lannan an aineolais agus nam mearachd tuiteam dhiù, agus leis am beil iad a' teachd gu nithe fhaicinn 'nam fior sholus.

*Ephenet.* Air dhuinn dol air ar n' adhart ni b'fhaide, chuala mi truaghan le guth bristchritheach a coireachadh na muinntir a thug le foill do 'n ionad so e.

*Anam mallaichte.* Bha e gu tric air innseadh dhomh, leo-san, (ars' esan,) anns an robh mo mhuinghinn, agus a shaoil leam a b' urrainn cunntas fìrinneach a thoirt dhomh, ged nach abrainn 'nuair a bhithinn a' basachadh, ach, *A Thighearna dean tròcair orm*, gu 'm bu leòir sin gu mo shàbhaladh: ach O cho truagh sa tha mi nis' a' faicinn mo mhearachd, gu mo dhorruinn shiorruidh! Mo thruaighe! dh' éigh mi air son tròcair air mo leabaidh-bàis, ach chunnaic mi gu 'n robh sin ro anmoch; an diabhol mallaichte so, a dh' innis dhomh beagan

roimhe sin, gu 'n robh mi tearuinnte na bu leòir, dh' innis e an sin dhomh, gu 'n robh e ro anmoch ; agus gu 'm b' eigin gu 'm b' e ifrinn mo chuibhrionn, mar a tha mi nis' a mothachadh gu dòlasach.

*Diabhol.* Tha thu faicinn gu 'n d' innis mi'n fhìrinn dhut fa dheireadh ; agus an sin cha chreideadh tu mi. Gnothach ro cheutach! saol thu nach eadh? Chaitheadh tu do laithean ann an toilinntinn a' pheacaidh, agus ga t-aoineagaich ann an salachar, agus rachadh tu do nèamh 'nuair a dh' eugadh tu! An smuainicheadh neach sam bith ach duine air chuthach gu'n deanadh sin gu bràth an gnothach? Cha smuainicheadh; esan a tha cheart rìreadh an geall air dol do nèamh 'nuair a dh'eugas e, feumaidh e imeachd ann an slighe na naomhachd agus nan subhailc am fad s'as beò e. Tha thu 'g ràdh gu 'n robh cuid dhe do chompanaich neo-gheamnaidh ag innseadh dhut, gu 'm bu leòir a radh, aig uair a' bhàis, *A Thighearna dean tròcair orm*, leth-sgeul ro cheutach! Dh' fhaodadh tu fhiosrachadh, na 'n robh thu air ùine a ghabhail gu d' Bhìoball a leughadh, " nach faic a h-aon an Tighearna as eugmhais naomhachd!" Uime sin 'se so sùim na cùis' uile; bha thu deònach a bhi beò 'na d' pneacannan cho fad 'sa b' urrainn thu : agus cha b' ann do bhrìgh is nach bu toigh leat iad a thréig thu iad fa-dheòigh ach a chionn is nach b' urrainn

thu cumail suas riu ni b' fhaide: tha fios agad gu 'm beil so fior. Agus am b' urrainn thu a bhi cho ladorn, is gu 'n smuainicheadh tu gu 'n leigte do nèamh thu le gràdh a' pheacaidh 'na d' chridhe? Cha leigadh, cha leigadh, cha deanadh a leithid gnothach; fhuair thu sanas tric ni bu leòir, gu'm bu chòir dhut an aire thoirt nach biodh tu air do mhealladh, oir cha deanar fanaid air Dia: ach do réir mar chuir thu, 's ann deth bu chuibhidh dhut buain; ionnas nach eil aobhar agad neach sam bith a choireachadh ach t' amaideachd féin, a tha thu nis' a' faicinn 'nuair tha e ro anmoch.

*Ephenet.* Bha achmhasan an deamhain ro gheur do'n truaghan bhochd chlaoidhte, (arsa mise ri m' fhear-iùil) ach bha fìr chŏr iomadh neach air an talamh, air a nochdadh leis, cho math ri staid nan anmannan truagha tha'n ifrinn. Ach O an caochla barail a tha aca 'san ionad-sa, seach mar bh' aca air an talamh!

*Aingeal.* 'S e is aobhar d' a sin, (arsa m'aingeal diona) nach ceadaich iad dhaibh féin beachd a ghabhail air an toradh a bheir am peacadh amach, no 'n t-olc mòr a ta ann am feadh a tha iad air an talamh: se neo-chùram a tha sgrios nam mìltean, nach eil a' toirt fainear ciod e a tha iad a' deanamh, no c'àit 'am beil iad a' dol, gus am b i ro anmoch air son a leasachadh.

Cha deach sinn fad air ar n-aghaidh mu 'n

cuala sinn truaghan eile 'ga chràdh féin, agus a' meudachadh a' dhòrainn le smaointeachadh air sòlas nan anmannan beannaichte.

*Anam mallaichte.* Nach dealrach, (ars esan) a tha na naoimh anns na flaitheas a' soillseachadh le glòir na h-iomaigh dhiadhaidh, am feagh a tha mise cho duaicnidh! agus gidheadh bha mi aon uair cho comasach air ruigheachd air a' ghlòir ud riu-san; bha 'n aon nàdur riu-san agam, an t-aon reusan agus na h-aon cheudfathan:—ach O ciod an uile-bheist uabhasach a tha mi ann a nis! gu 'm fuathaichinn, le fuath siorruidh an t-oirdhearcas bhith-bhuan, th' am peacadh agus am bàs a nis' air mo sgrios! agus O ro mheud an eadar-dhealaichidh a tha eadarainn! Tha gnè na daonnachd aca-san anns a mhais' agus anns an iomlanachd is ro ardaichte; am feagh a tha mise, mise, mallaichte leis a' ghné ceudna anns an staid is ro grhàineile agus is gairsinnich a tha deanamh an eadar-dhealachaidh do-labhairt ni 's neo-chomhaisich, na bhiodh am pearsa is àillte agus is ro sgiamhaiche leis na h-uile greadhnachas agus cridhealas ann an àird a neart agus am mais' òige, an taice ri closach sgreamhail bhreun air a deanamh duaicnidh le truailleachd uaghach ghràineile. Och! cia uaithe a tha 'n t-eadardhealachadh uabhasach so, ach tre mise pheacachadh gu mallaichte agus gu toileach? 'S e am peacadh, 's e am peacadh, a mhàin, a

chreach mi, agus a thug 'an so mi chum a bhi fulang mar duais, dioghaltas uabhasach teine siorruidh.

*Ephenet.* Bha ar n-aire air a tionndadh o bhi 'g éisdeachd an anma chaillte thruaigh so, ga choireachadh féin gu goirt le dearcadh dhuinn air àireamh mor de spioradan peanasachaidh, a bha sior sgiùrsadh cuideachd lion-mhor de dh' anamaibh truagha, le sgiùrsairean snuimeach de stailinn theinteich; am feadh a bha iadsan a' beucail gu h-ard le buaralaich cho garg, agus cho muladach, is gu 'n do shaoil leam gu 'n tugadh e tioma air a' chridhe bu chruaidhe, gu nitheigin de bhàigh; agus a thaobh so thuirt mi ri aon de na claoidheadairean, " O cùm air a h-ais do làmh, agus na buin cho an-iochdmhor riu san is co-chreutairean dhut, agus theagamh, creutairean a rinn thu féin a mhealladh gus an dòlas so uile.

*Diabhol.* Cha chùm (ars' an claoidheadair gu fòil) olc mar tha sinn, cha robh diabhol riamh cho olc riu-san, no ciontach dhe a leithid de pheacadh is de an robh iadsan ciontach: oir tha fhios againne uile gu 'm beil Dia ann, ged is fuathach leinn e; ach 's iad so a leithid sin de dh eucoraich nach creideadh riamh (gus an tàinig iad an so) gu 'n robh a leithid do bhith ann.

*Ephenet.* Mar sin is luchd-àicheamh Dhé iad (arsa mise) seòrsa truadh de dhaoine gun amharas; agus seòrsa a bha gu h-inbhe bhig ro

choltach ri mi féin a sgrios aon uair, mar b'e gu 'n do chuir an gràs siorruidh bacadh orm.

Cha luaithe a labhair mi, na ghlaodh aon de na truaghanan claoidhte amach, le guth tùrsach, dubhach.

*Anam mallaichte.* Is cinnteach gu 'm bu chòir dhomh an guth sin aithneachadh: 's feudar gur e Ephenetus a th' ann gun teagamh.

Bha mi fo uabhainn iomradh chluinninn air m' ainm le aon dhe luchd-aiteachaidh an t-sluic; agus, uime sin, air dhomh bhi deònach fhiosrachadh cò a bh' ann, fhreagair mi, Is mi Ephenetus gun amharas, ach cò thusa, a th' anns an staid mhuladaich chaillte so aig am beil eòlas ormsa?

*Anam mallaichte.* Fhreagair an t' anam caillte, ag ràdh, Bha mi aon uair glè eòlach ort air an talamh, agus is beag nach d' aom mi thu gu bhi dhe 'n aon bharail rium féin. Is mise ughdar an leabhair ainmeil sin, do'n ainm an "*Lebhiatan.*"

*Ephenet.* Ciod! Hobs mhòir (arsa mise) am beil thusa air teachd do 'n ionad so? Tha do ghuth air atharrachadh cho mòr, is nach d'aithnich mis' thu.

*Hobs.* Mo thruaighe! (ars' esan) is mis' an duine dona sin gun amharas. Ach tha mi cho fada bho bhi mòr a nis' is gu 'm beil mi measg na mhuinntir is ro dhòlasaich a ta anns na h-ionadan dòrainneach so uile. Agus cha'n iongantach idir gu 'm beil mo ghuth air

caochladh; oir tha mi a nis' air m' atharrachadh nam' bharail, ged is ann ro anmoch air son math sam bith dhomh; oir tha fhios agam a nis' gu 'm beil Dia ann; ach, O! b' fhearr leam nach bitheadh, oir tha mi nise glé chinnteach nach nochd e tròcair dhomh-sa; 's cha mhò is aithrigh air a thròcair mi, oir tha mi 'g aideachadh gu 'm bu mhise a nàmhaid-san air an talamh, agus a nis' is esan mo nàmhaid-s' ann an ifrinn, far am beil e 'ga 'm chlaoidh leis na tha 'n comas an Uile-chumhachdaich mo pheanasachadh, no 's urrainn creutair a ghiùlan. Tha mi nis' a' mothachadh gu mo dhòlas bith-bhuan, gur cusbair mi do na chumhachd sin air an d' rinn mi aon uair gu h-an diadhaidh tarchuis; agus is e an dòchas mhallaichte sin a chuir mi 'n am ghliocas féin, a mheall mi mar so.

*Ephenet.* Tha do staid ro dhòlasach gu deimhin, agus gidheadh is eigin dut aideachadh gu 'm beil thu gu ceart a' fulang; oir bha thusa gle shaoithreach gu iompaidh a chur air muinntir eile, chum an toirt fo 'n aon dìteadh riut féin. Agus cha n-eil a h-aon aig am beil fios air a sin ni's fearr no mise, a bha gu h-inbhe bhig air mo ghlacadh, agus air mo mhilleadh gu siorruidh sa'n ribe cheudna.

*Hobs.* 'Se sin (ars' esan) a tha 'ga 'm lot a dh'ionnsaidh a' chridhe a' bhi smuaineachadh cho liugha 'sa mhilleadh le mo theagasg; bha eagal orm, 'nuair a chuala mi do ghuth-s' air

tùs an so, gu 'n robh thu air do thoirt thairis do'n pheanas cheudna. Cha n-e gu 'm b'e mo dhùrachd-sa gu 'm biodh aon air bith sona, oir 's e sin mo mhòr-mhulad gu 'm biodh a h-aon sòlasach, am feadh a tha mi féin dòlasach; ach do bhrìgh 's gu 'm beil gach neach a th' air an toirt thairis do 'n ionad sa, trid mo mhealtaireachd-sa, am feadh a bha mi air talamh, a' deanamh mo pheanas ann an ifrinn dà-fhillt.

*Ephenet.* Ach bu mhath leam fhiosrachadh, ma dh' innseas tusa dhomh, Na chreid thu da rìreadh, 'm feadh a bha thu air an talamh, nach robh Dia ann? Am b urrainn thu dhealbh na t' inntinn gu 'n robh e an comas an t-saoghail e féin a chruthachadh, agus gu 'm b' ann leo féin a dh'fhàs na creutairean? Nach robh cagair agad os n-iosal na d' chogais féin, a bha 'g innseadh dhut gur e bith eile a chruthaich thu, is nach bu tu féin agus nach robh amharas riamh ann ad chridhe mu'n chùis? Chuala mi air a ràdh gu minig, nuair bha mi air an talamh, ged a bha lion-mhorachd ag àicheadh nach robh Dia ann, gidheadh nach eil a h-aon ann a tha smuaineachadh mar sin da rìreadh; agus b' iongantach gu 'm bitheadh, a thaobh is nach eil neach sam bith nach eil a' giùlan fianais 'na cridhe, air taobh an Dé sin a tha e 'g àicheadh. A nis 's urrainn thusa innseadh, am bheil no nach eil e mar sud; agus cha n-eil aobhar sam bith

agad a nis' air son gu 'n ceileadh tu do bharail.

*Hobs.* Cha mho a ni mi, Ephenetuis (ars' esan) ged tha bhi smuaineachadh air ga m' lot as ùr. Chreid mise air tùs gu 'n robh Dia ann, agus gu'm b'e an t-ard-uachdaran sin e, a bh' air chumail suas le' chumhachd féin, a's a thug bith do gach creutair eile: ach air dhomh claonadh an deigh sin gu caithe-beatha mi-chneasda a dh' fhàg buailteach d' a chorraich mi; b'e mo dhùrachd gu tric os n-iosal nach bitheadh e ann; oir tha e do-dheanta gu 'n smuainaicheadh neach sam bith gu 'm beil Dia ann, agus nach biodh e fìrinneach agus ceart, agus uime sin gu 'm feum e luchd-bristidh a reachd a pheanasachadh; agus air dhomh a bhi fiosrach annam féin gu'n robh mi fo bhinn a cheartais, dh' fhuathaich mi mar sin e, agus bu mhiann leam nach biodh a leithid de bhith ann. Air dhomh mar so buanachadh ann an chaithe-beatha mi-chneasda, agus nach robh ceartas 'g am ghlac-adh, bha mi 'n sin an dòchas nach robh Dia ann: agus a' dealbh barailean 'nam chridh féin freagarrach ris an dòchas a bh' agam: air dhomh, mar so, riaghailt nuadh a dhealbh mu cheud-thùs an t-saoghail 'nam bharail féin, a co-dhùnadh nach robh bith Dhé 'ann, dh' fhàs mi cho beadarrach mu na h-ùr bheachdan-sa, 's gu 'n bhuadhaich mi fa-dheòidh orm féin gu creideas a thoirt dhaibh, agus rinn mi an sin

m' uile dhìcheall a chleachdadh chum an sparradh air muinntir eile. Ach mu 'n tàinig mi gus an airde so, is eigin domh aideachadh gu 'n d' fhuair mi iomadh cronachadh o m' chogais féin air son na rinn mi, agus bha mi fad m' ùine anns an t-saoghal an dràst agus a rithist fo dhragh le smuaintean iongantach an-shocrach, mar nach bithinn a' faighinn gach cùis freagarrach fa dheireadh; dh' fheuch mi gu tric ri na smuaintean-sa a crathadh dhiom, cho fada 's a b' urra mi. Agus tha mi nis' a' mothachadh gur e na h-achmhasanan cogais so, a dh' fhaodadh a bhi feumail dhomh an uair ud, na nithe is mo a tha 'g am chlaoidh 'an so uile. Agus feumaidh mi aideachadh gu 'n chruadhaich gràdh a' pheacaidh mo chridh an aghaidh mo Chruthadair, agus b'ann mar sin dh' fhuathaich mi e air tùs agus a rithisd dh' aicheadh mi a bhith. 'S e am peacadh, do 'n tug mi caidreamh am uchd cho dlù a b'aobhar mallaichte do 'n dòrainn so uile, agus an năthair a lŏt m' anam gu bàs; oir tha mi nis' a' mothachadh, a dh' aindeoin m' fheallsanachd fhaoin, agus nan ùr riaghailtean, a dh' oitheirpich mi gu dichiollach a sparradh air sluagh an domhain, gu 'm beil Dia ann, agus an Dia sin mòr agus ùabhasach. Tha mi faicinn a nise cuideachd, nach deanar fanaid air Dia, ged bu chleachdadh dhomh-sa gach latha anns an t-saoghal a bhi fochaid air nèamh, agus a' deanamh tarchuis air na nithe a bha naomha, agus b' iad sud na

meadhonan a bha mi gnàthachadh, chum mo bhairealan mallaichte féin a chraobh-sgaoileadh feadh an t-saoghail, meadhonan a fhuair mi daonnan gle bhuadhach chum mo rùin a' cur air aghaidh. Oir mheas mi am bitheantas, gu 'n robh iadsan a bha deanamh tarcuis air na sgriobturan naomha air slighe dhìreich gu bhi na 'm fòghlumaich agam. Ach a nise tha bhi smuaineachadh air na nithe ud, ni's ro claoidh-tiche dhomh no na piantan so uile, a ta mi a' fulang o sgiùrsair cruaidh ain-iochd ifrinn. Oir cha n-eil ni sam bith a tha brosnachadh Rìgh mòr fearg-bhrosnaichte nam flaitheas ni's mò na bhi fanaid mar so air na rinn e cho ro urramach.

*Ephenet.* Tha e glè fhurast a thuigsinn leis an nith sin a thubhairt thu, gur mòr gamhlas a' pheacaidh an aghaidh an Dé tha siorruidh beann-aichte, agus gur claonadh o 'reachd agus o 'thoil naomha th' ann. Agus 's ann a mhàin air son gu 'n tug thusa slighe réidh do 'n pheac-adh, a dhaighnaicheadh do dhòlasaibh uile ort; agus, gun teagamh, is ni muladach claoidhteach dhut a bhi smuaineachadh, gu 'm beil na tha thu fulang ro cheart. Ach cha 'n e mo rùn-sa do dhòlasaibh a mheudachadh, a mhàin gu 'm feòraichinn ceist eile do 'm bu mhath leam freagradh fhaotainn: agus 'se sin gu 'n cuala mi thu féin agus muinntir eile anns an aon chor riut a' glaodhaich a mach mu losgadh, mu theine, agus mu lasraichean: agus gidheadh

cha 'n urrainn mis' an teine sin fhaicinn: far am beil teine, is eigin gu 'm bi rud-eigin de sholus; agus gidheadh, air son n'as urra mis' fhaicinn de sholus an so, tha sibh fathast ann an dorchadas iomallach.

*Hobs.* O na'm b' urrainn mis' a ràdh nach robh mi a' mothachadh teine! Cia cho so-iomchair 'sa bhitheadh mo phiantan, an coimeas ris na tha mi nis' a' fulang! Ach, mo thruaighe! tha teas an teine 'sam beil sinne a' fulang, deich mìle uair ni 's gairge na na h-àmhainean is teotha a th' air an talamh; agus tha e buileach de chaochladh ghnè ri teine talmhaidh, mar a thug thu féin gu ceart fainear cheana ann an aon phuing, agus 'se sin nach eil solus a' lasadh uaithe, mar tha e o 'n teine ta losgadh air an talamh; ach a dh'aindoin na tha de theine an infrinn, tha sinne ann an tŭr dhorchadas. Ach a rithist tha 'n teine tha sibhse a' losgadh air an talamh, de nàdur a loisgeas agus a chaitheas ás; oir ge b'e sam bith a ghlacas e, loisgidh se e gu luaithre; agus an uair nach fhaigh e tuille r'a losgadh, théid e féin ás. Ach cha n-eil e mar sin an so; oir ged a tha e losgadh leis a chaoir ghailbheich sin, nach fiosrach do neach sam bith ach dhaibh-san a mhàin a tha 'ga mhothachadh, gidheadh cha n-eil e caitheamh ás, is cha chaith am feasd: bithidh sinne gu siorruidh a' losgadh, agus gidheadh gun a bhi air ar losgadh air fabh: is teine claoidhteach e, ach cha theine caiteach e. Is teine corporra tha losgadh air

an talamh, agus cha chomasach dha lasadh ri brìgh neo-chorporra; agus is amhail sin anmannan: ach anns an ionad-sa tha 'n teine fadadh ri ar anmannan, agus 'g an cràdh le pìan chò dian-loisgeach agus cho claoidhteach, is nach urrair cainnt a chur air. 'Se m' aineolassa mu' n chùis so thug orm, 'nuair a bha m' air an talamh, a bhi fanaid air a bharail sin gu 'n loisgeadh brìogh neo-chorporra le teine; barail a tha ro cheart, agus a tha mis' a' mothachadh a nise gu daor air mo chosg! Agus 's e so eadar-dhealachadh eile tha eadar teine ifrinn agus an teine talmhaidh, gu 'm faod thu an teine sin araon fhadadh, agus a chur ás 'nuair is àill leat: ach tha e air dòigh eile 'an so; oir tha 'n teine so air fhadadh le anail nam flaitheas, mar shruth pronnaisg, agus tha e losgadh gu saoghal nan saoghal; agus mar sin is ro fhreagarrach a theirear ris, *an teine nach fhaodar a mhùchadh* a bhios dhuinne 'an so na chuibhroinn shiorruidh. Agus 'se so na tha agam-sa r'a ràdh mar fhreagradh do na cheist mhuladaich mu dheireadh a dh' fheòraich thu dhiom.

*Ephenet.* Muladach gu deimhin! arsa mise. Feuch am pheanas a tha'n t-Uile-chumhachdach comasach a leagadh orrasan a tha bristeadh a reachd naomha! Bha mi a' toirt fainear nitheigin eile a chuàla mi, 'nuair a chuir an spiorad neo-iochdmhor a bha roimhe 'ga phianadh, stad orm mar so:—

*Diabhol.* Tha thu nis' a' faicinn ciod an seòrsa dhaoine a bh'annta 'nuair bha iad air an talamh; agus nach saoil thu féin gur ceart a thoill iad am peanas a tha iad a nis' a' fulang.

*Ephenet.* Fhreagair mi 'g ràdh. Gun teagamh is e tuarsdal a' pheacaidh a tha iad a nis' a' fulang, agus a dh' fhuilingeas tusa an deigh so, mar an ceudna, oir pheacaich thu amhail mar iadsan, an aghaidh an Dé tha siorruidh beannaichte, agus fuiligidh tu ceart dioghaltas teine bith-bhuan air son do pheacaidh. Agus cha leth-sgeul dhut idir a ràdh nach do chuir thu riamh an teagamh bith Dhé; oir ged a bha fios agad gu 'n robh Dia ann, gidheadh rinn thu ceannairc 'na aghaidh, agus uime sin bithidh tu gu ceart air do phianadh, le leir-sgrios siorruidh o làthaireachd an Tighearna, agus o ghlòir a chumhachd.

*Diabhol.* Thug an diabhol am freagradh so dhomh: Is fior e; tha fios againn gu 'm bi sinn air ar peanasachadh mar a thubhairt thu, ach ma bhios e na aobhar gu 'm bi tròcair air a nochdach do 'n chinne-dhaonna, gu 'n thuit iad tre bhuaireanean an diabhoil, is amhail sin 's mar thachair dhomsa, agus do'n chuid eil dhe na spioradan is ìsle, oir bha sinn air ar buaireadh le grian dhealrach na maidne, gu cuir leis; agus uime sin, ged a tha so a meudachadh cionta Lucifer, bu chòir dha ciont nan spiorad is ìsle a lùghdachadh.

*Aingeal.* Fhreagair m'fhear-iùil dealrach (nach do labhair riu o 'nuair a thainig mi

do'n ionadsa gu so) ag ràdh le gnùis ghruamaich, fheargach: O thus a spioraid chul-sleamhnaich bhreugaich, agus an-diadhaidh! An comas dhut na ni-se a chuir an céill, agus thu ga 'm fhaicinn-s' an so? Nach eil fios agad gur e uaibhreachas do chridhe, a thug ort taobh a ghabhail le Lucifer an aghaidh an Dé bheannaicht' a cruthaich thu a d' chreutair glòrmhor? ach air dhut a bhi deanamh uaill 'na d' mhaise féin, b' àill leat a bhi os-ceann do Chruithear beannaichte, agus mar sin bha thu ullamh gu taobh a ghabhail le Lucifer, agus is ceart a tha thu air do thilgeadh sìos do dh' ifrinn: agus a chaidh do cheud mhais' agus t-àillteachd atharrachadh chum a' chruth uabhasaich oillteil sam beil thu r'a t' fhaicinn a nise, mar dhioladh air son t' uabhar ceannairceach.

*Diabhol.* Cha do labhair an spiorad culsleamhnach tuille, ach a mhàin so, gu 'n tubhairt e, C'arson a tha thu a' bristeadh a steach air ar crìochan mar so? 'g ar pianadh roimh 'n àm? agus an uair a thubhairt e so, shliab e air falbh, mar nach bu dàna leis fuireach ri freagradh a thoirt seachad.

*Ephenet.* An uair a dh' fhalbh an spiorad (arsa mise ri m' fhear-iùil) chuala mi nitheigin cheana mu thuitim nan spiorad cùlsleamhnach, agus tha mòr iarrtas agam air son gu 'm faighinn cunntas ni b' iomlaine mu'n timchioll.

*Aingeal.* Thug 'm aingil-dhion am freagra' sa dhomh: An uair a chuireas tu dhiot do bhàsmhorachd, agus a bhitheas tu air do ghiùlan a

dh'ionnsaidh nan ionadan beannaicht bithidh aithne agad an sin air nithe nach urrainn dhut a thuigsinn an dràsta. Agus, uime sin, na iarr san staid 'sam beil thu nise gliocas os-ceann na tha sgrìobhta. Is gu 'm bitheadh fhios agad gu 'n pheacaich cuid dhe na h-aingeal, agus air son sin gu'n thilgeadh sìos do dh' ifrinn iad. Ach cionnas a dh' eireadh smaoin ann an cridhe spioradan fior-ghlan, an aghaidh na naomhachd shiorruidh a chruthaich air tùs iad, is ni sin nach comasach dhuts a thuigsinn an dràst. Tha na spioradan nèamhaidh uile nan gnìomharan saor; air an cruthachadh mar sin leis an Uile-chumhachdach, leis an àill saor sheirbheis thoileach fhaotainn o chreutairean uile; mar a tha na sgriobturan naomh' ag innseadh dhut, gu'm beil sin na shéirbheis reusanta; agus bha àm dearbhaidh aig na h-ainglean, anns na flaitheas, amhail mar a bh' aig Adhamh ann am Pàrrais, agus bha iad coltach ri-san, air an cruthachadh ann an staid gu 'n robh e so-dheanta dhaibh tuiteam. Ach mar a bha cionta Adhaimh air ath-leasachadh tre gealladh mòr a Mhesiaih bheannaichte, s amhail a tha na spioradan beannaichte ud uile, a chum an ınbhe ann an àm mòr cheannairc nan aingeal a thréig an creideamh, air an daighneachadh 'na n staid gu siorruidh, tre dheagh-ghean iongantach an Fhir-shaoraidh ghlòrmhoir, a chum 's gu 'm bitheadh é na Cheann os-ceann nan aingeal, amhail mar a tha e os-ceann dhaoine, agus gu 'm

biodh ard-cheannas aige os-ceann nan uile nith mar is ro chumhaidh de Mhac siorruidh Dé; ach chunnaic thu n'as leòir anns na h-ionadan dubhach so de mhulad agus de dhorainn, chum glòir a cheartais shiorruidh a nochdadh, ni a tha eadhon na spioradan mallaichte féin ag aid-eachadh. Oir an uair a thig an latha mòr sin, 'san toirear breith air na h-uile ni, agus anns an éirich cuirp nam marbh, gu bhi air an aonadh r'an anmaibh a rithist, 'nuair a thaisbeanar iad fa chomhair cathair bhreithean-ais, cha n-eil a h-aon dhe na h-anmannan dubha so nach aidich an cionta, agus nach firìnnich breitheanas an dìteadh a chuireas Dia an céill 'nan aghaidh.

*Ephenet.* Thug mi fanear (arsa mise) gur e am pian a tha 'g éiridh o 'm mothachadh féin air an ciont is mo a tha iad gu léir a' gearan an so, ni a tha fìreaneachadh ceartais am pean-ais.—Cha n-eil sgàthan 's am fearr am faicear am peacadh na fhior choltas féin, no anns a' ghainntir ghruamach so; oir mar biodh an gamhlas is mò anns a' pheacadh, cha bhiodh e air a dhioladh le peanas cho cràiteach so.

*Aingeal.* 'S ceart do bhaireal (ars' esan), ach tha sgàthan n'as fhearr no sin ann chum ceart thoillteanas a' pheacaidh fhaicinn, agus 'se sin, a bhi 'g amharc le beachd-smuain-eachadh air Mac beannaichte Dhé air a' chrann-cheusaidh: 's ann an sin a chì sinn toradh uabhasach a' pheacaidh; agus is ann an

sin a dh' fhaodas sinn am fior-ghamhlas fhaicinn. Oir cha n-eil uile fhulangas na muinntir mallaichte an so ach na 'm fulangas chreutairean a mhàin, ach air a chrann-cheusaidh tha thu faicinn Dia a' fulang.

*Ephenet.* Is cinnteach (arsa mise) nach d' rinn ceartas agus tròcair riamh a leithid de bhuaidh-chaithream agus de phògadh, s a' rinn iad anns an uair mhuladach sin. Oir an so bha ceartas gu h-iomlan air a sàsachadh ann an diol peanais a' pheacaidh ; agus rinn tròcair caithream, agus bha i toilicht' a chionn 's gu 'n robh slàinte air oibreachadh a mach mar so do pheacaich dhìblidh. Agus O cliù bhithbhuan gu 'n robh d'a ainm naomha gu siorruidh, air son gu 'n d' rinn e mise toileach, trid a dheagh-ghean, gu gabhail ris an t-slàinte so, agus le sin gu 'm beil mi air teachd gu bhi a'm òighre air glòir; oir tha cùimhne agam gu 'n cuala mi cuid de na truaghain chaillt' ud nan tuiridhean searbha, a'caoidh gu goirt, gu 'n do dhiùlt iad slàinte 'nuair a bha i gu saor' nan tàirgse. Uime sin 'se a dheagh-ghean-san a mhàin a neartaich mise gu gabhail.

Dh' innis m fhear-dion dealrach dhomh a nise gu 'm feumadh e mo threòrachadh a rithist, a chum na talbhuinn agus m' fhàgail an sin a chum 's gu feithinn le creideamh agus foighidin, gus an tigeadh àm sòlasach m' atharrachaidh ris an robh mo sùil. Agus thubhairt e rium mar an ceudna, gu 'm b'e mo ghliocas gu 'm

biodh mothachadh dligheach agam daonnan am bheachd air mo neo-fhiùghalachd féin; oir gu 'm b'e a bhi tàireil 'nam bheachd féin a dheanadh luachmhor mi ann an sealladh Dhé; agus nach tigeadh dhomh an sanas so a ghabhail gu h-olc, do bhrìgh 's gu 'm beil eas-caraid anmannan mòran ni's ullamh chum a mhuinntir sin a shéideadh suas le bhuairidhean; is mò a fhuair de dh' fhoillseachadh agus de shealladh a dh' inntinn Dhé; oir cha n-eil nith sam bith air am beil an diabhol cho fad an geall ri sgrios na muinntir sin is ro ionmhuinne le Dia; agus ged a tha e sior fhàilinneachadh 'na ionnsaidhean, gidheadh tha e gun sgìos a' ghabhail de shaothair, agus tha e gu tric a' buadhachadh cho fada 'nan aghaidh is gu 'm beil e cur ìmpidh orra gus na peacannan sin a chur an gnìomh, a bheir air falbh iad fadheòigh gu tùrsach sìos do'n t-sloc.

Thug mi taing dha air son a dheagh chomhairle, agus thubhairt mi ris gu 'm bithinn fad an éis deth mar gabhainn ride leis a chaoimhneas bu mhò. Tiugainn a nis' (ars' esan) agus fàgamaid na h-ionadan gruamacha, dòlasach' so d' an luchd-àiteachaidh dubha féin. Agus ann an ùine glè ghearr bha mi rithist air an talamh, agus anns an dearbh àite 'san do shònraich mi am peacadh oillteil sin féin-mhort a chur an gnìomh tre buairidhean an diabhoil, a sparr orm nach robh Dia idir ann, mar a tha air athris an toiseach an leabhair so. Ach ciod an dòigh air an tainig mi gu ruige sin, cha chomas-

aca dhomh innseadh. Cho luath 'sa bha mi air a' bhruaich air na shuidh mi roimhe, thubhairt an cruth dealrach leis an robh mi air mo threòrachadh fad na h-ùine, rium.

*Aingeal.* A nis', Ephenetuis, 's aithne dhut an t' àite 'sam beil thu, agus cha 'n fhaod mise fuireach na 's fhaide maille riut, oir tha teachdaireachd eile agam r'a dheanamh thòir cliù do'n Tì a tha na shuidhe air an rìgh-chathair gu siorruidh, aige am beil na h-uile cumhachd anns na flaitheas, air talamh, agus an ifrinn.

Air son uil' iongantais a ghean 'sa ghràis,
A nochd e dhut an ùine bha cho gearr!

*Ephenet.* Mar a bha mi 'ga fhreagradh chaidh m' fhear-iùil dealrach ás m' fhianais, agus dh' fhàgadh mise a 'm aonar. Agus mar a bha mi a' toirt fainear rè tacain nan seallaidhean iongantach a chunnaic mi, agus na nithe uabhasach a chuala mi, 's gann a chreidinn gu 'n robh mi air an talamh, 's cha mhò a bha fhios agam cia fada an ùine a bha mi air falbh ás an t-saoghal. Agus an sin air dhomh rùnachadh pilleadh chum mo dhachaigh féin, thuit mi air mo ghlùinean agus ghuidh mi nach caillinn gu bràth beò mhothachadh air na nithe iongantach ud uile a bh' air an nochdadh dhomh: an sin dh' éirich mi suas a' beannachadh agus a' moladh Dhé air son a mhaitheas uile, agus fo mhòr ioghnadh r'a dheagh-ghean iongantach, agus r'a iriosleachd.

'Nuair a chaidh mi dhathigh, bha mo theaghach fo mhòr ioghnadh air dhaibh atharrachadh

cho mòr agus cho neònach fhaicinn am' aogais, agus dh' amhairc iad orm mar nach biodh iad, ach gann 'g 'm aithneachadh.

Dh' fharraid mi riu ciod bu chiall daibh le bhi 'gam amharc le leithid de neònachas?

Thuirt iad rium, gur e 'n caochladh a bh'ann 'am ghnùis a b'aobhar dhaibh.

Ciod an dòigh (arsa mise) 'sam beil mi mar sin air m' atharrachadh?

Dh' innis iad dhomh, gun robh m' aogais an dé cho anabarrach gruamach, agus cho dubhach, is gu 'm bu mi dearbh iomhaigh an-dòchais; ach gu 'n robh mo ghnùis a nise r'a h-amharc mòran ni b 'àillte, agus gu 'n robh gach coltas suilbhireachd agus toileachas-inntinn iomlan air fhaicinn 'nam aghaidh.

Na 'm faicibh sibh (arsa mise) na chunnaic mis' an diùgh, cha bhiodh iongantas oirbh air son a' chaochlaidh a tha sibh a' faicinn orm. An sin air dol do m' sheòmar uaigneach, ghabh mi mo pheann agus mo dhubh, agus sgrìobh mi sìos an sin na chuala agus na chunnaic mi, a' cuir an céill nan aisling gu h-iomlan o thùs gu deireadh; agus nan dàna leannas mu nèimh agus mu ifrinn: agus tha mi 'n dòchas gu 'm bi an éifeachd ceudna ac' orra-san a leughas iad, 'sa bh' ac' orm-sa 'nan sgrìobhadh.

A nise do 'n Rìgh shiorruidh, neo-bhàsmhor, neo-fhaicsinneach, an t-aon Dia glic, gu 'n robh glòir gu bràth. *Amen.*

## SEALLADH DE NEAMH.

I.

Tha 'n tìr ud maiseach sòlasach,
'S a naoimh a' riaghladh 'ghnà:
Tha 'n dorchadas air dol a mach,
'S tha solus glan 'na àit.'

II.

Tha sàmhradh bith-bhuan ann gu'n cheann,
Fo blàth gu h-àluinn nuadh;
Tha 'm bàs, mar chaolas mara roinn
Na 'n dùthcha neamhaidh uainn.

III.

Tha faiche cheutach thar a' chuain,
Fo thrusgan ùrair glăs;
Mar thìr Chanain do 'n luchd-cuairt,
Ri taobh shruth Iordain bhrăis.

IV.

Tha daoin' bàsmhor fo gheilt chrith
Dhol thairis air a' chaol
Mall air a bhruaich, 's gun chàil sam bith
An àm dol ás an t-saogh'l.

V.

Na' n deanadh sinne mar rinn Maois,
'N àm dearcadh air an fhonn

Cha chuireadh Iordan sinne fo gheilt,
Le eagal dol a null.

VI.

Tha sìth a's sàmhchair anns an sud,
G'a mhealtainn leis na saoidh;
Cha 'n fhaic le sùil, 's cha bhlais le'm béul,
Luchd-do-bheart air a chaoidh.

VII.

Chì sinn 'an sin na naoimh gu h-àrd,
Na 'n cruth ro àluinn féin,
Fo iongantas gu 'n tug sinn gràdh,
Do phàillinn bhochd na cré.

VIII.

O Thighearn ionmhuinn! greas an là,
San ruig sinn t-àros shuas;
'S gu 'n seinn sinn ann do chliù gu bràth,
Le glòir is àirde fuaim.

---

## SEALLADH DE DH' IFRINN.

I.

Le eagal naomh 's le òran ciùin,
Molaibh-se Dia ro mhòr;
A' luaidh a chumhachd 's cubhaidh dhuinn
Le urram teachd fa chòir.

II.

'S an aigin chian le duibhre tiugh,
  Tha oillteil dubh do ghnà;
Rinn Ceartas ifrinn do luchd-uilc,
  Le dioghaltas a's cràgh.

III.

Tha plàighean bith-bhuan, daighean, teann,
  Tha tein, is saighdean cruaidh,
Aig Sàtan thilgeas e 'nan deann,
  Air anmaibh mallaicht' truagh.

IV.

Tha 'n Diabhol an ceud pheacach mòr,
  A' cagnadh a ghlais féin
Gu faoin a' strìgh ri éiridh fòs
  O cheartas glòrmhor Dhé.

V.

Tha ciontaich ann an sud ro thruagh,
  Ag ulartaich fo phian,
Rinn aon uair tàir air Criosd nam buadh,
  'S chuir fearg a's gruaim air Dia.

VI.

Tha àireamh mòr de pheacaich olc,
  Nàisgte 's an dorch gu teann,
Gun earbsa a' glaodhaich mach gu goirt,
  'S gun sùil r'a furtachd ann.

## VII.

Cha dean an dòrainn ud, no 'n claoidh
  Mòr chiont nan daoidh a dhiol ;
Air meud na sgairt da 'n dean iad caoidh,
  Cha chluinntir iad le Dia.

## VIII.

O staid ro thruagh ! bhi faicinn Dhé,
  G'a fhalach féin do ghnà ;
'S iadsan ann an ifrinn shìos,
  Gu'n éiridh nios gu bràth !

CRIOCH.

PRINTED BY NEILL AND COMPANY, EDINBURGH.

| | s. | d. |
|---|---|---|
| Hall's (Newman) Come to Jesus, ... ... ... | 0 | 6 |
| Harp of Caledonia, Gaelic Songs, 32mo, *sewed,* | 0 | 3 |
| History of Animals Named in the Bible, ... ... | 0 | 6 |
| History of Prince Charles, with Jacobite Songs, and Portrait, fcap. 8vo, *cloth,* ... ... | 3 | 0 |
| Ditto ditto *cheap edition, sewed,* ... | 1 | 6 |
| James' Anxious Enquirer, 12mo, *sewed,* ... ... | 1 | 0 |
| Joseph, Life of, by Macfarlane, 18mo, *cloth,* ... | 1 | 6 |
| Joseph, History of, 18mo, *sewed,* ... ... ... | 0 | 2 |
| Laoidhean Eadar-Theangaichte o'n Bheurla, 12mo. *cl.* | 0 | 6 |
| Lessons on the Shorter Catechism and the Holy Scriptures, by Forbes, 18mo, ... ... ... | 0 | 4 |
| M'Alpine's Gaelic Grammar, 12mo, *cloth,* ... ... | 1 | 6 |
| M'Callum's History of the Church of Christ, 8vo, | 4 | 0 |
| ... The Catholic or Universal Church, ... ... | 0 | 6 |
| Maccoll's Mountain Minstrel, English Edition, ... | 1 | 6 |
| Macdonald's (Mac Mhaistir Alistir) Gaelic Songs, | 2 | 0 |
| Macdonald's (Rev. Dr) Gaelic Poems, 18mo, *cloth,* | 2 | 6 |
| ... Waters of Jordan, 18mo, *sewed,* ... | 0 | 2 |
| M'Gregor's (Rev. Dr) Gaelic Poems, 18mo, *cloth,* | 0 | 8 |
| M'Intyre's (Duncan Ban) Poems and Songs, with an English Translation of "Coire Cheathaich" and "Ben Dorain," 18mo, ... ... ... ... | 2 | 0 |
| M'Intyre (Rev. D.) on the Antiquity of the Gaelic Language (in English), ... ... ... ... | 1 | 6 |
| Mackay's (Rob Donn) Songs and Poems, 18mo, | 2 | 6 |
| Mackenzie's (A.) History of Scotland, Eachdraidh na H-Alba, 12mo, *cloth,* ... ... ... ... | 3 | 6 |
| Mackenzie's Beauties of Gaelic Poetry, rl. 8vo. ... | 12 | 0 |
| ... Gaelic Melodist, 32mo, ... ... ... | 0 | 4 |
| Macleod, Rev. Dr., Sermon on the Life of the late, by Rev. John Darroch, 8vo, *sewed,* 1s. for | 0 | 6 |
| M'Lauchlan's (Rev. Dr) Celtic Gleanings, or Notices of the History and Literature of the Scottish Gael (in English), fcap, 8vo, *cloth,* | 2 | 6 |
| M'Naughton (Peter) on the Authenticity of the Poems of Ossian (in English), 8vo, ... ... | 0 | 6 |
| Macneill's Neniae, and other Poems, *cloth,* ... | 2 | 0 |

| | s. | d. |
|---|---|---|
| Macpherson's "Duanaire," a New Collection of Songs, &c., *never before published*, 18mo, *cl.* | 2 | 0 |
| Menzies' Collection of Gaelic Songs, 8vo, *cloth*, | 6 | 0 |
| Mountain Songster, Collection of Original and Selected Gaelic Songs, ... ... ... ... | 0 | 6 |
| Munro's Gaelic Grammar, 18mo, *bound*, ... ... | 4 | 0 |
| ... Gaelic Primer and Vocabulary, 12mo, ... | 2 | 0 |
| ... Selection of Gaelic Songs, 32mo, ... ... | 0 | 4 |
| Ossian's Poems, revised by Dr M'Lauchlan, *cloth*, | 3 | 0 |
| Ossian and the Clyde: Fingal in Ireland, Oscar in Iceland, by Dr H. Waddell, ... .. ... | 12 | 6 |
| Peden's Two Sermons and Letters, 18mo, *sewed*, | 0 | 6 |
| Philipps' Seven Common Faults, translated by Rev. H. Maccoll, 12mo, ... ... ... ... ... | 1 | 6 |
| Prayers and Admonitions, (series of six, large type,) in packets of 2 dozen, *sorted*, ... ... ... | 0 | 6 |
| Psalm Book, (General Assembly's Version), large type, 18mo, *bound, gilt edges*, ... ... ... | 2 | 6 |
| Do. do. 18mo, *cloth*, ... ... | 1 | 0 |
| Do. Smith's or Ross's large type, 18mo, *bd.* | 2 | 0 |
| Do. Gaelic and English, on one page, ... | 1 | 6 |
| Ross's (William) Gaelic Songs, 18mo, *cloth*, ... | 1 | 6 |
| Sinner's (The) Friend, 12mo, *sewed*, ... ... ... | 0 | 3 |
| Sixteen Short Sermons, 12mo, *sewed*, ... ... ... | 0 | 2 |
| Smith's (Dr) Sean Dana, with English Translation and Notes, by C. S. Jerram, ... ... ... | 2 | 6 |
| Sum of Saving Knowledge, 12mo, *sewed* ... ... | 0 | 4 |
| Thomson's (Dr) Sacramental Catechism, 18mo, *sewed*, | 0 | 2 |
| Willison's Sacramental Catechism, 12mo, *sewed*, | 0 | 8 |
| New Testament for Schools, 12mo, *bound*, ... | 1 | 0 |
| Job to Ecclesiastes, (for the use of Schools), ... | 0 | 2 |
| Proverbs of Solomon, do. do. ... | 0 | 2 |

---

BIBLES, TESTAMENTS, AND PSALM BOOKS,

AT VARIOUS PRICES.

64 *South Bridge, Edinburgh.*